Evelyn C. Murray

AN

# CEATHRAMH LEABHAR

AIR SON

NAN SGOILEAN GAE'LACH

A TA

*Air an cumail suas le Comunn Ard-Sheanaidh Eaglais na h-Alba.*

---

AN DARA CLODH-BUALADH.

DUNEIDIN:
AIR A CHLÒDH-BHUALADH
LE UILLEAM BLACKWOOD AGUS A MHIC.
1871.

## SEOLANNA.

Co luath 'sa ruigeas am foghlumach taobh-duilleig (49,) far am bheil an *Dara Earrann* a' tòiseachadh, cuiridh am Maighstir-sgoile *Leabhar Aithghearr nan Ceist* na làimh, agus iunnsaichidh e earrann bheag dheth gach là gus an téid e thairis air gu h-iomlan.

I. M'D.

# A' CHEUD EARRANN.

1. Tha an ceò a' snàmh air na beanntaibh. Bha iad cruadalach mar an darach nach ciosnaich sian a' gheamhraidh. Bithidh a shliochd lìonmhor mar reultaibh nèimh. Phill gaisgeach nam buadh le cliu. Bha an drùchd air an fheur. Chunnaic mi bogha froise sa' ghleann. Bha a dhearg-shùil mar theine nan speur: mar thorran an t-sléibh a ghuth. Am bheil na craobhan fo' bhlàth? Tha dà chloich air an còmhdachadh le còinich aig ceann uaighe an t-sèoid. Ainnir àillidh nan rosg ciar. Bha an t-òganach ladurna, agus dàn. Thug e rabhadh dhoibh a thaobh an cunnairt.

2. An téid thu an urras air gu'n dìol e a chuid féin do na fiachaibh? Ghiulain an duine ud e féin gu mi-shuairce; agus cha ghabh ni air bith do na dh'ainmich e a leithsgeul. Leugh mi gach focal do'n litir a sgrìobh thu d'a ionnsuidh, agus thaitinn i rium gu fiormhaith. Na cuir mi-dhreach air t'eudan. Thréig a theaghlach agus a chairdean e, do bhrigh

gu'n d'thug e masladh agus mi-chliu air féin. Tha dubhar an anmoich air a shìneadh a mach. Tha ainneart agus creach ri chluinntinn sa' bhaile mhòr a ghnàth. Ghearr iad sìos craobhan, agus thilg iad tòrr an aghaidh a' bhaile dhaingnichte.

3. Dhioghluim iad an t-achadh gu buileach. Chuir iad na fion-dhearcan anns na cliabhaibh. Cha do ghabh iad nàire, ni mò bha rughadh air an gruaidhibh. Leig iad cip-thuislidh an rathad an t-sluaigh, do bhrìgh gu'n robh toil aca cron a dheanamh dhoibh. Cha'n fhaigh esan beannachd a ni bun á briathraibh breugach. Ghluais iad ann an comhairlibh ais-innleachdach an droch cridhe féin, agus uime sin thàinig iad gu masladh agus gu bochdainn. Pillidh an t-aingidh g'a shlighe eucorach mar a dhian-ruitheas an t-each chum a' chomhraig. Chualas srannail a chuid each, 'nuair a chaidh e seachad le cabhaig. Thug e litir-dhealaich d'a mhnaoi, agus chuir e air falbh i. Tha an reothadh ro-theann.—(A.) *Taobh-duilleig* 19.

4. Cnuasaich an ni so a'd' inntinn, agus thoir fa'near ciod an fhreagradh a bheir thu seachad. Thug am fear so airgiod an coingheall d'a charaid. Am bheil na cluas-fhàinnean ro-phrìseil? Tha fuath aig eoin eile do'n chailleach-oidhche. Ghlac crith-ghalar e. Bha an duine cruaidh-chridheach. Am bheil an cruithneachd pailt air a' bhliadhna so? Chaidh sinn do'n mhonadh, agus chruinnich sinn na

dearcan-aiteil. Bhuineadh an deachamh dha do gach ni a dh'fhàs as an talamh. Bha an là doilleir, agus chaidh a' chlann air seacharan. Bu duine eagnuidh an duine ud a bha còmhradh riut an dé. Cha d' thàinig ealltainn riamh air a cheann.

5. Bha do bhràthair mi-iomchuidh air son a' ghnothuich a dh'earb thu ris. Chaidh e a shràid-imeachd san fhàiche. Is mi-lathailteach a chaidh thu an seilbh a' ghnothuich so. Rinn e leabadh dha féin do'n luachair. Moch an dé chual mi na féidh a' langanaich. Thug iad air falbh làrach an tighe. Tha liath-reoth air srath na dùthcha. Bha e ag oibreachadh le locar-duirn. Thàinig an long-chogaidh do'n chaladh. 'Se mo bharail gu bheil a' chlann ro-charach. Cheangail e a mhàilead air a dhruim. Shuidh iad sìos air reilean beag gorm, agus ghabh iad beachd do'n dùthaich. Tha am biadh mi-bhlasta, do bhrìgh gu bheil e dhìth salainn.

6. Bha am fear so miodalach agus beulchair. An robh an nigheanag mi-stuama ? Ghearr iad sios a' chraobh ghiuthais, agus shàbh iad i 'na mìribh beaga. Bha a' chailinn ro-ghniomhach agus thapaidh. Dean moch-eirigh mhaith chum's gu'm pill thu roimh an oidhche. Nach mòr-chuiseach an duine sin ? Chaidh an t-each an sàs sa' mhòintich. Bha a' bhean cridheil agus mùirneach. Nam biodh am maighstir tiom-chridheach, cha bhuaileadh e a sheirbhis-

each sa' cheann. Tha an gille toibheumach agus air bheag nàire; cha ghabh e suim do ni air bith théid a ràdh ris.—(B.) *Taobh-duilleig* 21.

7. Rach do'n tigh-thogalach, agus faic am bheil an liunn air son òl. Cheannaich am feòladair na daimh, agus bhiadh e iad air son an tigh-mharbhaidh. Mharbh na Turcaich an àrd-riaghlair leis a' chlaidheamh. Thàinig Seumas dachaidh, agus e sgìth agus ocrach. Bha mòran do ais-innleachd aig a' chloinn. Thug e an aire gu dùrachdach do gach focal a chaidh a labhairt ris, agus gheall e gu'm bitheadh e faicilleach 'na ghiulan. Am bheil dearbhadh soilleir agad air a' chùis so? Chuir na nithe a labhair thu iongnadh mòr orm. Thàinig iomadh deuchainn 'na rathad, gidheadh cha do leag e sìos a mhisneach.

8. Chaidh na daoine air iomrall. Fhuair iad ionad-tearmunn o'n doininn ann an caladh beag, far an do stiùir iad an loingeas. Bi faicilleach air eagal gu'n tig do nàmhaid an anmoich ort. Reic e a bhathar gu follaiseach. Am bheil ughdarras agad air so a dheanamh? Thug iad fear nam fiach a mach air urras, agus theich e co luath 'sa fhuair e cothrom. Dh'-aidich e gu follaiseach gu robh e ciontach san ni a chuir iad as a leth. Tha piuthar t'athar ro-thinn, agus cosmhuil ris a' bhàs. Dh'fhalbh e maille ris a' mhòr bhuidhinn chum na féille.

9. Is eireachdail am fiuran gille e. Bha

a' chòmhail sòlasach 'nuair a choinnich na bràithrean a chéile. Tha na gròiseidean rophailt air a' bhliadhna so. Nach gruamach aghaidh agus nach fiat sealladh na banacheaird? Labhair agus sgrìobh am maighstirsgoille gu deas-chainnteach. Tha mòran gaineimh ri taobh na fairge. Rinn e croileag-làimhe do shlatan caoile, agus thug e dhomhsa i mar ghibht. Mharbh e coileach-dubh agus dà mhaighich. Thùch am fuachd e. Fhuair iad nead chonnspeach aig bun na cloiche. Thug na Spainndich braighdean-gìll do na Frangaich.—(C.) *T.d.* 23.

10. Rinn Samson fearas-chuideachd do na Philistich. Tha an talamh neò-chòmhnard agus doilich a threabhadh. Bha na coin a' donnalaich mu'n cuairt do'n bhaile, do bhrìgh gu'n do chaill iad am maighstir. Ghabh i crònan do'n leanabh, agus luaisg i thairis gu codal e. Bha e eudmhor mu thimchioll a naimhdean. Tha mi am barail gu bheil do bhràthair neo-shaoithreachail. Dhiult do bhràthair comhairle a ghabhail. Tha sùil luaineach 'na cheann: cha'n 'eil e coslach gu'm fuirich e 'na thàmh. 'S e oirleach an dara cuid deug do throidh. Chaidh an seabhag air tòir nan eun, agus ghlac e dithis diubh.

11. Is neo-sheadhar an duine sin mu thimchioll a theaghlaich. Cha b'urrainn an tuathanach 'fhiachan a dhioladh, agus air an aobhar sin chaidh a chur am prìosan. Am bheil an

saighdear ciurramach no euslainteach? Bha a thrioblaid cràiteach agus do-fhulang. Cha'n earb mi an gnothuch so riut do bhrìgh gu bheil thu màidheannach. Is bean-chinnidh dhomh an tè ud. Leum an t-adharcan-luachrach mu'n cuairt duinn. Ni an gobhlan-gaoithe a nead ann am bruaich bile na h-uaimhe. Sgaoil a' chraobh a meanglain thar an uisge. Bha tuireadh coitchionn sa' bhaile, do bhrìgh gu'n robh a' phlàigh 'nam measg.

12. Cuiribh umaibh eudach-saic, agus deanaibh bròn, oir bheirear gu h-aithghearr am braighdeanas sibh. Chuala mi caismeachd a' chogaidh. Rinn am madadh-alluidh ulurtaich, agus chuir e eagal air an t-sluagh. Thig na gaduichean anns an oidhche, agus creachaidh iad am baile. Bha na h-eacha meanmnach ri sitirich. Bhris agus spealg iad na soithichean, agus chuir iad am bothan ri theine. Chruinnich iad mòran sìl sna tighibh-tasgaidh. Gabhaidh fiadh-bheathaichean na macharach, agus madaidh-alluidh nan coilltean tàmh san fhàsach. Cuiribh suas a' bhratach, agus deanaibh am freiceadan làidir, oir tha 'ur naimhdean dlùth oirbh.—(D.) *T.d.* 25.

13. Chaidh na cinn-fheadhna agus an luchd-riaghlaidh seachad ann an ordugh catha. Bhris ad sìos na geatachan agus na croinn-dhruididh. Suidhichibh luchd feall-fholach agus fir-fhaire an taobh am muigh do'n champ. Tha am bailtean 'nam fàsach, agus 'nan làraich sgaoilte.

Am fac thu ceannard an fhreiceadain? Tha a nighean ri gul gu geur anns an oidhche, agus a deoir air a gruaidhean. Bhuin mo chairdean gu fealltach rium,—threig iad mi ann an là mo theanntachd, agus chuir iad cùl gu tur rium. Chrioslaich an sluagh iad féin le saic-eudach; agus shuidh iad sìos air an làr.

14. Bha e 'na chùis mhagaidh d'a naimhdibh. Is searbhadas agus domblas bhi cuimhneachadh air m'àmhghar agus air mo thruaighe. Is maith an Tighearn dhoibhsan a dh'fheitheas air, do'n anam a dh'iarras e. Rannsaicheamaid agus dearbhamaid ar slighean, agus pilleamaid a rìs a dh'ionnsuidh an Tighearna. Is ann do thròcairibh an Tighearna nach 'eil sinn air ar caitheadh, a chionn nach 'eil fàilinn air a thròcairibh. Mharbh iad na naoidheana maotha, na h-òighean, agus an seann sluagh leis a' chlaidheamh. Tha mo shùilean air fàilneachadh le deuraibh; tha mo chom fo thrioblaid.

15. Cionnus a thàinig smal air an òr, a chaochail an t-òr ro-fhinealta? Bha aogus an ni a chunnaic mi sna speuraibh mar eibhlibh dearga teine. Am fac thu an nathair nimhe? Bha fuaim an sgiathan mar thoirm mhòran uisgeacha. Dh'fhàs cruithneachd, agus eòrna, agus pònair, agus peasair, agus meanbh-pheasair suas san achadh. Tha am boirionnach sin mi-bhanail. Loisgeadh airneis an tighe gu luaithre. Spùin iad na tighean, agus thug iad leo gach ni a ghabhadh giulan. Thog an clachair balla

àrd làidir mu'n cuairt do'n lùchairt. Bha e ro bhràthaireil.—(E.) *T.d.* 27.

16. Bha an lann tarbhach. Cha'n fhaic mi neach eile is déigheil air urram na e. Chuir an sluagh teachdair a dh'ionnsuidh an righ, ag iarraidh gu'n cuireadh e an lagh an gniomh. Is iomadh buaireadh do'm bheil sinn buailteach, agus is iomadh olc a ta 'g iadhadh mu'n cuairt oirnn. Ghearr na léighean a chos deth. Tha an òigh an dà chuid suairce agus caoimhneil. Bu sgiorail a thachair do d' bhràthair. Charn e suas mòran beartais, ach cha do mheal se e. Tha an leth-bhruthach corrach, agus do-dhìreadh. Mhalairtich e an t-each donn. Ann d'thug thu a' bheag do'n deirceach thruagh? Bha an òg-bhean spòrsail agus riomhach.

17. Tha mòran dhearcagan sa' mhonadh air a' bhliadhna so. Thriall na saighdearan air an turus. Bha an duine ud àrd-inntinneach agus uaibhreach 'na nàdur. Mhi-bhuilich e ceudfaidhean 'inntinn. Am bheil an t-uisge druighteach? Is faoin an sgeul a dh'innis thu dhomh; cha'n urrainn domh a chreidsinn. Ghabh an ceannard àireamh an fheachd, agus fhuair e 'nam measg deich mìle fear deas air son cogaidh. Ceangail beul a' choin, air eagal gu'n gearr e thu. Rinn iad ceannairc làidir an aghaidh an righ, ach thug esan buaidh orra, agus chuir e gu bàs iad. Cò d'an aithne rùndiomhair an Tighearna?

18. Tha an duine truagh so ciurramach. Thug a' bhanaltrum leatha an leanabh, agus dh'àraich i e le mòr-chùram. Dh'fhàs an calltuinn suas sa' choille. Tha an darach 'na fhiodh ro-chruaidh agus ro-bhuan. Bha do bhràthair ceann-laidir, agus cha'n éisdeadh e ruinn: gabhaidh e aithreachas an déigh so. Mìnich dhomh brìgh an teagaisg a chuala mi. Bha slat sheilich aig 'na làimh; bha màilead air a dhruim, agus bha e deas gu dol air a thurus. Na dearmad do dhleasdanas car aon mhionaid. Bha Cain 'na fhogarrach agus 'na fhear fuadain air aghaidh na talmhainn. Mharcaich e seachad orm le srann. Thàinig cràdh obann air a dh' fhàg e lag, agus a dhìth misneich.—(F.) *T.d.* 30.

19. Na toir claon-bhreth no breth chealgach ann an cùis air bith. Chaidh na féidh troimh a' bhealach chumhann, agus lean na coin air an tòir. Ghabh e cleit-sgrìobhaidh 'na làimh agus chuir e sìos air paipeir gach ni mar a b'àill leis. Bha mi smuaireanach 'nuair a dh'fhàg thu mi leam féin. Is bradach an sealladh a ta aig an fhear ud. Théid e air imrich aig là cuingeis. Fhuair e mòran neamhnuidean aig foir na h-aimhne. Bi furachair air eagal ciod a thachaireas duit. Tha an neach a's companach duit mi-mhodhail. Am bheil an seirbhiseach 'na fhear-treabhaidh maith? Rinn iad greadhnachas mòr a chionn gu'n do choisinn iad am blàr

20. Rinn iad brochan do'n mhin choirce, agus dheadh-thaitinn e riu. Tha do choimhearsnach beadaidh agus miodalach le 'theangaidh; seachainn e uime sin air eagal gu'm meall e thu. Ghabh an righ àireamh an t-sluaigh o ochd bliadhna deug a dh'aois agus os a cheann. Dh'iomchair e an eallach gu riaghailteach. Rinn an criadhadair mòran shoithichean creadha. Thug e duais da a chionn gu'n do ghiulain e an litir. Thàinig e a m' ionnsuidh aig camhanaich an là. Chaidh gach ni a roimh-orduchadh le Dia. Nam faighinn mo roghainn dh'fhàgainn am baile so am màireach. Tha mòran sluaigh a' lomairt nan caorach san fhang.—(G.) *T.d.* 32.

21. Cuir dàil sa' ghnothuch so gus am fiosraich thu mu thimchioll gach ni a bhuineas da. Rinn e mòran ana-caitheamh. Dh'innis a' bhan-fhàidh roimh-làimh ciod a thachaireadh do'n t-sluagh cheannairceach. Tha innlinn againn do'n spréidh. Buinidh am ministeir so do'n chreidimh ath-leasaichte. Shleuchd iad sìos do dhiathaibh bréige, agus dhichuimhnich iad an Dia sin a chruthaich iad. Thug e earail dhùrachdach dhoibh a thaobh nan nithe a bhuineas do'n sonas siorruidh. Tha an soitheach ceithir-chearnach Ghiulain e a bhalg-saighead air a léis.

22. Am bheil a' chlann tuasaideach? Tha iad tuasaideach, agus air an aobhar sin is còir an smachdachadh le am pàrantaibh. Bha

comhstri mhòr eatorra, agus chaidh iad a dh'ionnsuidh an lagha g'a chriochnachadh. Thog e balla dìdein mu'n cuairt do'n chaithir, agus chuir e freiceadain làidir air. Thilg e saighead air tuairmis, agus lot e am fiadh sa' chliaich. Bha an dioghladair neo-bhunntamach an cois a ghnothuich. Ròist e mìr tana do'n mhuic-fheoil. Am bheil na sùidheagan pailt sa' ghàradh? Chaidh na buanaichean do'n mhachair. Gabh ath-bheachd do d' chaithe-beatha. (H.) *T.d.* 33.

23. Dh'éirich deatach mhòr suas gu ruig na neoil. Fhuair an tàinisteir bàs san teasaich. Ath-cheasnuich na fianuisean a dh' fheuchainn am faigh thu an fhìrinn a mach. Dhìt na moirearan-dearg an duine gu bàs a chionn gu'n robh e 'na mheirleach. Fuasgail an cròdh agus leig a mach an spréidh: Greas iad chum an uisge, agus an sin fàg iad gu ionaltradh air an àilean. Rinn e duarman a chionn nach d' thug iad a thuarasdal da. Cuir fa sgaoil am prìosanach. Chruinnich mòran do'n t-sluagh aig an àite-coinneamh, agus cheangail siad iad féin gu dol a chogadh an aghaidh an uachdarain.

24. Chlodh-bhuail e an leabhar an treas uair. Dhealraich 'aghaidh mar sholus na gréine aig àrd-mheadhon là. Fhuair e luach-saoithreach air son a thrioblaid; gidheadh cha robh e toilichte. Gabh an criadhar agus criadhair an t-eorna. Shéid a' ghaoth air falbh siùil agus acfuinn na luinge. Bha an t-arbhar

malcta. Tha am feallsanach ro-fhoghluimte. Dh'fhògair iad air falbh e gu eilean iomallach. Dh'fhàg iad am fiodh san t-slochd-shàbhaidh. Nach glas-neulach an creutair sin? Is beumnach, agus is olc an teangadh a ta aige. Rinn na fàidhean bréige fàistneachd. Dh'fhàg e am baile gu h-uaigneach.—(I.) *T.d.* 35.

25. Thilg iad a chlosach san teine an deigh dhoibh a mharbhadh. Chaidh e seachad mar phlàth dealanaich. Thilg iad do bhràthair sa' phrìosan iochdarach, a chionn gu'n do dhiult e ùmhlachd do àithne an uachdarain. Chaidh e an sàs san làthaich. Thig urchuid air urchuid, agus tuairisgeul air thuairisgeul; an sin eugaidh dòchas an duine agus bithidh e fo amhluadh. Chaidh e steach gu stairsneach an tighe, agus ghlaodh e ris an t-sluagh teachd a mach. Bha an duine a chunnaic thu dol seach air a sgeudachadh le lion-eudach grinn. Iarr airgiod an coingheall o do bhràithribh agus o fhir do dhillseachd. Cladhaich troimh a' bhalla. Ghiulain e eallach air a ghuaillibh san dubh-anmoch. Spairt e an tigh le cré gun oibreachadh, agus lion e gach fròg chum a' ghaoth a chumail a mach.

26. Cha do chàraich iad a' bhearn, ni mò rinn iad suas a' challaid; air an aobhar sin théid an spréidh trompa, agus ithidh iad an t-arbhar. Shonraich ar Slànuighear dà dheisciobul deug, agus thug e cumhachd dhoibh os ceann gach eucail. Tha am fion-chrann maiseach am measg chranna na fridhe. Rinn

thu do sheòmraichean maiseach le dathaibh eag-samhluidh. Chuir e sèud riomhach 'na cluasaibh, agus crùn rioghail air a ceann. Chlach iad am meirleach, agus shàth iad troimh e leis a' chlaidheamh. Ghearr e geug mhaoth o bhàrr meangana òga na craoibhe a shuidhich e. (K.) *T.d.* 38.

27. Dh'fhàs a' chraobh mòr, agus fo dhubhar a geug ghabh eunlaith an athair còmhnuidh. Dh'ith a' chlann dearcan searbha a thug déisinn air am fiaclaibh. Cha ghiulain am mac aingidheachd an athar, no an t-athair aingidheachd a' mhic: bithidh fireantachd an fhìrein air féin, agus aingidheachd an aingidh air féin. Tha am fearann tioram agus tartmhor; cha ghiulain e mòran arbhair air a' bhliadhna so. Tha an claidheamh air a gheurachadh, agus tha e air a lìomhadh, gu a thoirt do làimh a' mharbhaiche. Sgapaidh e iad am measg nan cinneach, agus sgàuraidh e iad am measg nan dùthchannan, do bhrìgh gu'n robh iad eas-umhal d'a lagh.

28. Dh' fhògair an duine brùideil agus neosheirceil ud iad o thìr an dùchais. Thilg iad an t-iarunn agus an t-umha am meadhon na fuirneis. Is iomraiteach an gniomh a rinn do bhràthair. Chòmhdaich na saighdearan an cinn le ceann-eididh daithte air son a' bhlàir. Thoir goil bhrais air a' choire, agus gradbhruich an fheoil, oir bithidh an luchd-oibre an so air an uair. Carnaibh connadh air an leactheintinn, agus fadaibh an teine. Cuiridh iad

an innil-cogaidh an aghaidh bhallachan an naimhdean, agus le'n tuagbaibh brisidh iad sios am bàbhuinn. Le airgiod, iarunn, stàn, agus luaith rinn iad malairt agus marsantachd sna dùthchannaibh eilthireach. (L.) *T.d.* 40.

29. Tuitidh na maraichean, na fir-stiùraidh, agus an luchd-calcaidh am builsgean na fairge, 'nuair a shéideas a' ghaoth gu làidir agus gu boilsgeach. Ghlac am maraiche an ràmh, agus stiùir e am bàta am meadhon na fairge. Cha robh na craobhan giuthais no na craobhan geanm-chnò cosmhuil ris na craobhaibh daraich. Dh' fhannaich an sluagh air an t-slighe, do bhrìgh gu'n robh iad a dh'easbhuidh arain agus uisge. Air bruaich na h-aimhne bha romhòran chraobh, air an taobh so agus air an taobh eile. Cha b'urrainn do na speuradairibh agus do'n luchd-fiosachd brìgh a bhruadair innseadh do'n righ.

30. Fàsaidh na h-aingidh cosmhuil ri moll nan urlar-bualaidh anns an t-samhradh, a bheir a' ghaoth air falbh. Chaochail gnùis an righ, agus rinn a smuaintean a bhuaireadh, air chor a's gu'n robh uilt a leasraidh air am fuasgladh, agus bhuail a ghlùinean an aghaidh a chéile. Leugh an sgrìobhadh so, agus innis domh a bhrìgh. Rinn na cinnich aoradh do dhiathaibh òir, agus airgid, umha, iaruinn, fiodha, agus cloiche. Bha spuirean an eoin geur agus làidir. An robh an duine ro-dhiombach air féin a chionn gu'n do dhìchuimhnich e a' chùis

a chaidh earbsadh ris? Chunnaic mi òigh mhaiseach a' gabhail seachad; bha a trusgan geal mar shneachdadh. (M.) *T.d.* 43.

31. Shuidhich an righ pàilliunnan a lùchairtean eadar na cuantan. Thuirling teine agus pronnusg air bailtibh Shodoim agus Ghomorah. Ghabh iad tàmh an teas an là fo na crannaibh daraich, agus crithich, agus cuilinn, a chionn gu'n robh an sgàile taitneach. Bha an àmhuinn air a teasachadh leis an fhuineadair, agus thaoisinn fear-oibreachaidh na taoise chum aran a dheanamh deas do'n t-sluagh. Tha a' cheathairne ri creach agus ri spùinneadh sa' mhachair. Dh'fhàs ionntagach agus droighionn suas far am b'àbhuist pailteas feoir agus arbhair bhi cinneachduinn. Gheibh thu pailteas do'n iteotha ann an claisibh na macharach. Bheir Dia luigheachd do'n aingidh a réir gniomhara a làmh.

32. Bhuin iad na cuileanan o'n leòmhan bhoirionn. Chaidh roth a' charbaid thairis air. Bha am moll air fhuadachadh leis an iomghaoith. Tha an fhionain air tiormachadh suas, agus an crann-fige air seargadh; tha am pomgranat, an crann-pailme fòs, agus an crannubhail, eadhon uile chraobha na macharach air seargadh. Thàinig an samhradh, agus tha cluaintean an fhàsaich a' briseadh nios, agus craobhan na macharach a' teachd fo bhlàth. Tha na buailtean spréidhe an airc a chionn nach 'eil ionaltradh aca. Rinn iad claidhean

do na coltraibh, agus sleagha do na corranaibh-sgathaidh. Sàthaibh an corran, oir tha am fogharadh abuich. (N.) *T.d.* 45.

33. Thug e a' bhruid am braighdeanas. Am bheil an carbad luchdaichte le h-arbhar? Ghabh e an t-sreang-riaghailt agus thomhais e am baile. Bha mo cheann air a ribeadh anns an fheamainn. Chaidh sumainnean agus tonnan na fairge thar an loingeis. 'Nuair a shoillsicheas a' mhaduinn éiridh sinn, agus théid sinn air ar turus. Tha an ti a's fearr am measg an t-sluaigh mar dhris, agus an ti a's ionraice 'nam measg mar phris droighinn. Tha na gruagaichean a' teachd chum na bainnse. Seachainn luchd-dùsgaidh strì agus aimhreite. Labhair e gnàth-fhocal tamailteach m'a thimchioll. Luchdaich e an carbad le cré thiugh. Dh'fhalbh iad gu luath, mar an iolar a dheifricheas chum a' chobhartaich.

34. Tha an sluagh sanntachadh droch shainnt, agus air an aobhar sin thig iad gu michliu. Is truagh dhasan a mheudaicheas an ni nach leis féin. Tha breitheamhna a' bhaile cosmhuil ri madaidh-alluidh an anmoich. Ni e am baile ceannairceach 'na làraich luim. Bithibh ciùin; iarraibh fireantachd agus macantachd. Tha am boirionnach an-shocrach agus diblidh. Chuir e a thuarasdal ann an spòran tolltach agus chaill se e. Thàinig an sluagh gu amar-bruthaidh an fhiona, ach cha d'fhuair iad a' bheag a chasg an iota. Chaidh ceithir

charbadan seachad; agus ris a' cheud charbad bha eich dhubha; ris an dara carbad eich gheala; ris an treas carbad eich ruadha; agus ris a' cheathramh carbad eich bhalla-dhearg. (O.) *T.d.* 48.

---

## (A.) DLEASDNAS NA H-ÒIGE.

Cuimhnich do Chruithear ann an làithibh t'òige. Thoir fa'near gu bheil gach ni tha thu a' faicinn os do cheann, fodhad, agus mu'n cuairt duit,—gu bheil a' ghrian, a' ghealach, agus na reultan,—na beanntan àrda, agus doimhneachd nan uisgeacha air an dealbh agus air an cumail suas le làimh an Uile-chumhachdaich. Aig 'ordugh-san tha là agus oidhche, maise an earraich, agus glòir an t-samhraidh, fiughantas an fhogharaidh agus doinionn anrathach a' gheamhraidh a' leantuinn air lorg a chéile. Uaith-san tha na treubhan do-àireamh do chreutairibh gluasadach a' tarruing am beatha, agus annsan tha iad a' gluasad agus tha am bith aca. 'Nuair a chuireas e mach a spiorad, cruthaichear iad;—'nuair a dh' fhosglas e a làmh, sàsuichear le maith iad;—'nuair a dh' fholaicheas e a ghnùis, bithidh iad fo amhluadh,—agus an uair a bheir e uatha an deò, eugaidh iad agus pillidh iad ri'n ùir.

Ach os ceann gach ni cuimhnich Dia mar

do Chruithear féin,—mar t'Athair nèamhaidh a ghairm thu gu bith, agus a thug dhuit gach sochar agus beannachadh tha thu a' sealbhachadh. 'S ann uaithe-san a thàinig do shlàinte, do neart, agus do reusan,—an anail tha thu a' tarruing, agus an solus tha toirt toil-inntinn do d' shùilibh,—an lòn a ta 'gad bheathachadh, an t-eudach a ta 'gad chòmhdachadh, agus an fhardoch a ta 'gad dhion agus a' toirt fasgaidh dhuit. 'S esan a dh'orduich dhuit curam do phàranta, agus caoimhneas do luchd-dàimh,—gach eòlas a chaidh dheònachadh dhuit air Dia agus air do Shlànuighear, gach fios a fhuair thu air do dhleasdnas, agus gach mothachadh a ta agad air nithibh spioradail agus siorruidh.

Cuimhnich gu bheil sùilean a' Charaid àluinn agus ghlòrmhoir so an còmhnuidh air an suidheachadh ort; gu bheil e ag amharc air gach gniomh tha thu a' coimhlionadh, air gach focal tha thu a' labhairt, agus air gach smuain tha 'g éirigh a'd' chridhe; agus a thuilleadh air sin gu'n toir e gu cunntas thu aig là a' bhreitheanais air son gach aoin diubh so. Uime sin cuimhnich gu bheil a làthaireachd a ghnàth mu d' thimchioll. Thigeadh t'urnuigh moch agus anmoch gu cos stòl a righ-chaithreach. Cleachd thu féin ri bhi 'g amharc air a chumhachd agus air a ghliocas ann an obair a' chruthachaidh. Naomhaich a shàbaid, agus coisrig gach mionaid do d' bheatha d'a sheirbhis. Bi

a ghnàth a' cnuasachadh na comhairle a thug Daibhidh seachad d'a mhac, " Agus thusa a Sholamh, a mhic, biodh aithne agad air Dia t'athar, agus dean seirbhis da le cridhe iomlan, agus le inntinn thoilich : oir tha'n Tighearn a' rannsachadh nan uile chridhe, agus a' tuigsinn uile dhealbhadh nan smuain : ma dh'iarras tus' esan gheibhear e leat ; ach ma threigeas tu e, tilgidh e uaith thu gu bràth."

---

(B.)—MU MHIONNAIBH.

Is iomadh droch cleachda do bheil clann òg co maith ri seann sluagh buailteach. Agus air aon diubh so tha mionnan mi-naomha 'na chleachda cho gràineil agus truaillidh, cho neo-thuigseach agus neo-leisgeulach ri aon air bith air am feud sinn iomradh a dheanamh. Gidheadh is tric a chluinneas sinn mionnan uamhasach am beul na h-òige agus na sean aois. Is tric a chluinneas sinn clann a rugadh o phàrantaibh diadhaidh, gun suim agus gun umhaill, a' toirt ainm Dhé an diomhanas,—an t-ainm glòrmhor sin nach luaidh Iudhach no Mahometach ach le mòr-urram agus le mòr-mheas. Is tric a chluinneas sinn iadsan tha freasdal do'n eaglais agus do orduighean Dhé, 'nuair a bhios an inntinn air a feargachadh, a' guidhe mhallachd air an ceann féin, no air ceann na muinntir sin a chuir corruich orra. Is tric a chluinneas sinn iad a' gairm air Dia mar fhianuis air na nithibh is faoine agus is

gràineile a's urrainn doibh a labhairt. Agus air uairibh cluinnidh sinn iad ri mionnaibh 'nam fearas-chuideachd agus 'nan sùgradh, agus a' labhairt le mòr-thlachd focail nach bu chòir teachd o bhillibh creutair cruthaichte.

Gun teagamh dh' fheudadh an smuaineachadh a's lugha a nochdadh do'n neach is òige agus is aineolaiche 'nar measg gu bheil an cleachda so an dà chuid ro-amaideach agus ro-aingidh. Is peacadh so an aghaidh mòrachd an Uile-chumhachdaich—an aghaidh an Ti naoimh agus ghlòrmhoir sin a thubhairt ruinn, "Na tugaibh mionnan idir: na tugaibh mionnan air nèamh, oir is e righ-chaithir Dhé e. Na tugaibh mionnan air an talamh, oir is e stòl a chos e. Agus na tugaibh mionnan air bhur cinn, oir cha'n urrainn duibh aon fhuiltein a dheanamh dubh no geal."

Agus air do 'n chleachda so bhi 'na ni gràineil an sealladh Dhé, tha e mar an ceudna 'na ni fuathach do gach creutair subhailceach agus diadhaidh, agus cha cheadaichear e an comunn measail agus urramach air bith. Is e mionnan cainnt nàdurra an duine ain-diadhaidh agus neo-gheamnuidh,—cainnt an t-sluaigh a ta as eugmhais subhailc agus deadh-bheusan; cainnt na muinntir sin a ta cur cùl ris an t-Slànuighear, agus a ta teachd beò gun Dia agus gun dòchas san t-saoghal so; agus a' chainnt a bhuineas gu h-àraidh do na droch spioradaibh sin a thuit o'n ceud staid, agus do'n deach

duibhre an dorchadais a shonrachadh mar an cuibhrionn shiorruidh.

Air an aobhar sin, a chlann mo rùin, thug aibh-sa fa'near nach toir sibh ainm an Tighearna bhur Dia an diomhanas, agus nach tig focal mionnan a chaoidh a mach as 'ur billibh. Cuimhnichibh ciod an giulan a ta freagarach do 'ur cor san t-saoghal so, agus do'n staid tha sibh a' miannachadh san t-saoghal ri teachd. Cuiribh cùl ris gach droch chleachda agus ris gach seòl seachranach, agus gnàthaichibh gu h-iomchuidh gach meadhon a dheònaich freasdal an Tighearna dhuibh, chum sibh féin a dheanamh ni's fearr, ni's naomha, agus ni's iomchuidh fa chomhair 'ur crìch dheireannaich

---

(C.) MU'N GHREIN.

O! thusa féin a shiubhlas shuas
Cruinn mar làn-sgiath chruaidh nan triath,
Cia as tha do dhearsa gun ghruaim,
Do sholus a ta buan, a ghrian?
Thig thu ann ad àille thréin,
Is foluichidh réil uainn an triall,
A' ghealach 'ga dubhadh san speur
'G a cleith féin fo stuaidh san iar.
Tha thusa ann ad astar a mhàin,
Co tha dàna bhi a'd' chòir?
Tuitidh daraig o'n chruaich àird,
Tuitidh carn fo aois a's scorr:
Tràoghaidh agus lionaidh 'n cuan,
Foluichear shuas an reul san speur

Tha thusa d' aon a chaoidh fo bhuaidh
An aoibhneas buan do sholuis féin.
'Nuair dhubhas m' an domhan stòirm
Le torran borb is dealan bearth',
Seallaidh tu 'na d' àille o'n toirm,
Fiamh-ghàir ort am bruailean nan speur.
Ach dhomhsa tha do sholus faoin,
'S nach faic mi chaoidh do ghnùis,
Sgaoileadh cùil is òr-bhuidh ciabh
Air aghaidh nan nial san ear:
No 'nuair a chritheas anns an iar
Le do dhearsa ciar air lear.
'S maith d' fheudta gu bheil thu mar mi féin,
'S an àm gu treun, 's gun fheum air àm;
Ar bliadhnaidh a' teirneadh o'n speur
A' siubhal le chéile gu 'n ceann.
Biodh aoibhneas ort féin, a ghrian,
'S tu neartmhor, a thriath, a'd' òige;
'S brònach mi-thaitneach an aois,
Mar ghealach fhaoin san speur,
A' ruith fo neul air raon,
'S an liath-cheo air taobh nan carn,
An osag o thuath air an reth;
Fear-siubhail fo bheud 's e mall.
An d' fhàg thu goirm astar nan speur,
A Mhic gun bheud is òr-bhuidh ciabh,
Tha dorsa na h-oidhche dhuit féin,
Agus pàilliun do chlos san iar.
Thig na stuaigh mu'n cuairt gu mall
A choimhead an fhir is gloine gruaidh
A' togail fo eagal an ceann;

Ri d' fhaicinn cò-àille a'd' shuaim
Theich iadsan gu'n tuar o d' thaobh.
Gabh-sa cadal 'na do chòs,
A ghrian, is pill an tòs le h-aoibhneas.

---

(D.) EISEMPLEIR CHRIOSD.

Tha e air a nochdadh dhuinn le h-aon do na h-abstolaibh "gu'n d'fhàg Criosd eisempleir againn chum gu'n leanamaid a cheumanna." Agus gu cinnteach, air dhuinn bhi 'g aideachadh gu bheil sinn 'nar deisciobuil dha, is còir dhuinn, cha'n e mhàin bhi umhal d'a àitheantaibh, ach mar an ceudna dìchioll a dheanamh gu bhi cosmhuil ris 'nar giulan agus 'nar caithe-beatha. 'Se ar dleasdanas bhi leantuinn eisempleir nan daoine maithe mu thimchioll am bheil cunntas againn sna sgriobtuiribh, agus nan daoine subhailceach agus deadhbheusach a ta mu'n cuairt duinn. Ach do bhrìgh gu bheil gach creutair cruthaichte buailteach do mhearachd, agus gu minic a' claonadh o'n t-slighe cheart, cha'n urrainn do neach air bith eisempleir fhoirfe a chur romhainn anns gach cùis. A thaobh Chriosd tha a' chùis air dòigh eile. Bha esan ceart 'na uile shlighibh, agus naomh 'na uile ghnìomharaibh. Cha d' rugadh e am peacadh cosmhuil ris a' chinne-daoine; ni mò fhuaradh cealg 'na bheul. Uime sin tha an eisempleir a dh'fhàg e aig a shluagh gu h-iomlan foirfe, agus freagarach chum an stiùradh air an t-slighe cheart,

nan triall troimh an fhàsach dhuldaidh dhoirch so.

Ann an eachdraidh nan ceithir soisgeulaiche tha giulan agus caithe-beatha Chriosd air am foillseachadh dhuinn air dòigh ro-shoilleir, chum ar brosnachadh gu 'eisempleir òirdheirc-san a leantuinn anns gach cùis. Ma leughas sinn gu mionaideach cunntas nan Abstol mu thimchioll Iosa, chi sinn air dòigh dò-àicheadh gu'n robh e air a sgeudachadh le maise na naomhachd, agus air ungadh le h-oladh aoibhneis os ceann a chompanach ; chi sinn gu'm b'e a bhiadh agus a thlachd toil 'Athar a dheanamh, agus an gnothuch cudthromach a ghabh e fo làimh a chriochnachadh ; gu'n robh e bunailteach 'na urnuigh ri Dia araon am follais agus an uaignidheas, agus a' co-éigneachadh gach neach le a bhriathraibh tlàth agus drùidhteach, gus a bheatha a chaitheadh gu stuama, gu measarra, agus gu diadhaidh san t-saoghal a ta làthair.

Cia cho fhad-fhulangach is a ghiulain e leosan a bha an còmhnuidh 'ga bhrosnachadh le'n gnìomharaibh borb agus aingidh ! Cia cho iriosal 'sa bha e 'na ghiulan 'nuair bha cliu agus urram ga leantuinn air gach taobh ! Cia cho foighidneach r'a naimhdibh 'nuair a bha iad ga mhaslachadh, agus cia cho cairdeil riusan a cheus e, 'nuair a thubhairt e, " Athair, thoir maitheanas doibh, oir cha'n 'eil fhios aca ciod tha iad a' deanamh ! Cia

cho curamach 'sa bha e chum gach neach a theagasg, agus a threòrachadh san t-slighe cheart! Cia cho faoilidh ris gach creutair a thàinig d'a ionnsuidh a dh' iarraidh còmhnaidh! Cia cho truacant ris na bochdaibh, agus riusan a bha euslaint! Agus cia saoibhir ann an gràdh do'n chinne-daoine 'nuair leig e a bheatha sìos air an son!

Agus do bhrìgh gu'n do chuir Criosd a' leithid so do eisempleir òirdheirc romhainn, is còir d'huinne eadar bheag agus mhòr oidhearp·dhichiollach a thoirt air an eisempleir sin a leantuinn. Chum na crìche so leughamaid gu cùramach agus gu gràdhail gach ni tha am Biobul a' foillseachadh dhuinn mu 'thimchioll. Smuainicheamaid gu suidhichte air gach ni a rinn agus a dh'fhuiling e air ar son. Deanamaid dichioll gu bhi naomha mar a ta esan naomh, agus iomlan mar a ta esan iomlan; agus biomaid a ghnàth a' guidhe gu'n tugadh Dia gràs duinn chum's gu'm bi sinn air ar deanamh co-chosmhuil ri ìomhaigh a mhic, le bhi air ar cruth-atharrachadh tre ath-nuadhachadh ar n-inntinn, chum gu'n dearbh sinn ciod i toil mhaith, thaitneach, agus dhiongmhalta ar Dé.

---

(E.) AN COLUMAN.

Tha an columan air aon do na h-eunlaith a thig beò anns gach cearna do'n t-saoghal Gheibhear e anns gach àite san tuinich mac an duine, agus ma bhios pailteas aige g'a chumail

suas, fàsaidh e lìonmhor araon ann an dùthchaibh teth agus fuar. 'Se is biadh dha gach gné shìl, meas fiadhaich, agus bileagan nan luibhean maoth tha fàs sa' mhachair. Tha e am bitheanta iomadh-dathach; ro-sgiamhach 'na dhreach, agus mu'n cuairt do chùig oirlich deug air fad. 'Nuair théid e a dh'ionnsuidh uisge a chasgadh iota, cha'n òl e balgam an déigh balgaim, mar a ni eunlaith eile, ach sluigidh e sìos a dheoch a dh'aon tarruing, mar a ni beathaiche ceithir-chosach na macharach.

Geibhear iomadh gné choluman san dùthaich so,—cuid diubh fiadhaich agus ciud diubh soirbh. Tha'n columan fiadhaich ni's mò na an columan soirbh; a' tomhas an cumantas mu'n cuairt do sheachd oirlich dheug air fad. Cha ghabh e deanamh soirbh no tàladh dh' ionnsuidh baile; ach tuinichidh e sna coilltibh, agus ni e a nead ann an gobhal nan craobh, no ann an sgeiribh nan creag. Cha toir an columan fiadhaich a mach ach aon àl sa' bhliadhna; ach bheir an columan soirbh a mach àl anns gach mìos, ma bhios pailteas bìdh air a sholair air a son; agus air an dòigh so siolaichidh paidhir dhiubh ann an ceithir bliadhna gu bhi 'nan dà mhìle dheug an àireamh.

Anns na sean aimsiribh bha daoine cleachdadh litrichean cabhagach a chur leis a' choluman o aon bhaile gu baile eile Tha aon seòrsa do'n eunlaith so cho dùchasach is gu'm pill e dhachaidh o àite air bith do'n téid a ghiulan

cho luath 'sa gheibh e comas; agus tha ni éigin 'na nadur g'a stiùireadh dìreach dh'ionnsuidh 'àite-àraich, ged robh e aineolach air an t-slighe, agus ged robh astar fad aige ri dheanamh. Thug daoine na nithe so fa'near; agus 'nuair a bha iad toileach air fios cabhagach a chur o aon bhaile gu baile eile, bha iad a' toirt leo columan o'n bhaile dh'ionnsuidh an robh iad miannachadh fios a chur; bha iad ga ghleidheadh ann an eunadan gus an robh ni sonraichte aca r'a fhoillseachadh; agus an sin bha iad a' ceangal litreach fo aon d'a sgiathaibh agus ga leigeal air falbh. Co luath 'sa bha an columan faotainn a chead, dh'éireadh e gu h-àrd san athair, agus an sin philleadh e dhachaidh, a' siubhal mu'n cuairt do dhà fhichead mìle san uair. Air eagal gu'n tachaireadh ni éigin da air an t-slighe, bha columan eile air a chur air falbh dà uair 'na dhéigh le dùblachadh na litreach ceudna. Agus air an dòigh so bha naigheachdan cudthromach air an giulan o bhaile gu baile, agus o rìoghachd gu rìoghachd, ann an ùine ro ghoirid.

Tha an columan gu minic air ainmeachadh sna sgrioptuiribh. 'Se aon diubh so a chuir Noah a mach as an àirc a dh' fheuchainn an do thraogh an dìle bhàrr aghaidh na talmhainn. Bha an columan air a mheas 'na eun glan le lagh Mhaois, agus bha e air a shonruchadh gu bhi air a thoirt suas 'na ìobairt do'n Tighearna, a réir mar a chi sinn anns a' cheathramh caib-

deil deug do leabhar Lebhiticus. Ann an leabhar nan Salm tha Daibhidh ag ràdh mu thimchioll an t-sluaigh a fhuair tròcair o Dhia, " Gu'm bitheadh iad mar sgiathaibh columain air an còmhdachadh le h-airgiod, agus 'iteagan le h-òr buidhe;" agus tha am fàidh Isaiah ag ràdh mu thimchioll nan Iudhach, 'nuair bha iad air an smachdachadh le Dia air son an aingidheachd, " gu'n robh iad a' bùirich mar mhathghamhuin, agus mar choluman gu'n robh iad ri sìr-chaoirean." Tha e air a nochdadh dhuinn anns an t-soisgeul a réir Mhata, 'nuair a bhaisteadh Criosd, gu'n d'fhosgail nèamh dha, agus gu'n do thuirling spiorad Dhé mar choluman, agus gu'n do ghabh e còmhnuidh air. Agus an uair a thug Criosd comhairle air a dheisciobluibh a thaobh an giulain am measg an naimhdean, thubhairt e, " Bithibhse glic mar na nathraichibh, agus neo-chronail mar an columan :" a' ciallachadh gu'm bu chòir dhoibh bhi ro-fhaicilleach mu thimchioll gach ni a theireadh iad, agus oidhearp a thoirt gun chron a dheanamh do neach air bith.

---

(F.) MU SMUAINTIBH IRIOSAL.

Is miann leis gach neach eòlas saoghalta agus cliu dhaoine a mhealtuinn; ach ciod an tairbhe a ta ann an cliu agus am foghlum gun eagal Dé? Is fearr gu deimhin am fear-dùthcha iriosal a ta ri seirbhis do Dhia, na am feallsanach uaibhreach a ta beachdachadh air cùrsa nan

nèamh, is g'a dhearmad féin. An neach d'an aithne e féin gu maith, bithidh e suarach 'na shealladh féin, agus cha tlachd leis cliu dhaoine. Ged b' aithne do dhuine gach foghlum a ta r'a fhaotainn, agus gach lagh a ta riaghladh a' chruinne-ché, ma tha e aineolach air truaillidheachd a chridhe féin, agus as eugmhais gràidh do'n Ti sin a chruthaich e, ciod an tairbhe a bhios 'na 'uile eòlas an làthair Dhé, 'nuair a bheirear breth air a réir a ghniomhara?

Leig dhiot mòr-mhiann air cliu an t-saoghail so, do bhrìgh gu'm faighear an sin mòr chealg agus seacharan inntinn. Iadsan a ta foghluimte is miann leo bhi air am meas agus air an gairm 'nan daoine glice; agus tha iad gu minic ag iarraidh deadh-ghean dhaoine thar deadh-ghean an Tighearna. Is mi-chiallach an duine sin a chuireas a dhùil ann an nithibh talmhaidh, 'nuair tha e a' dìchuimhneachadh nan nithe sin tha feumail chum beatha agus slàinte. Cha sàsuich mòran fhocal an t-anam; ach tha deadh chaithe-beatha a' toirt fois do'n inntinn, agus coguis ghlan a' toirt seachad mòr-earbsa ann an Dia.

Mar is mò agus is fearr t'eòlas, 's ann o sin is truime a bheirear breth ort mur caithe thu do bheatha a réir laghe Dhé. Uime sin na bi air do thogail suas le eòlas no foghlum air bith, ach bitheadh eagal ort an còmhnuidh nach 'eil thu a' gluasad a réir nan cothromana a chaidh dheònachadh dhuit. Ma chithear leat

gur aithne dhuit mòran do nithibh, agus gu bheil t'eòlas a' ruigheachd a dh'ionnsuidh nithe dorcha agus do-thuigsinn; cuimhnich aig an àm cheudna gur lionmhor iad na sin gu mòr na nithe air am bheil thu aineolach. Na bi àrd-inntinneach, ach gu'm b'fhearr leat t'aineolas aideachadh. Na cuir thu féin roimh neach sam bith, agus na dean tàir air aineolas neach eile, 'nuair a gheibhear mòran ni's foghluimte agus ni's glice na thu féin. Ma's àill leat eòlas agus iunnsachadh feumail fhaghail, bi an comhnuidh a' fiosrachadh do dhleasdnais do Dhia, agus 'gad mheas féin neo-fhoghluimte. Cuimhnich gu bheil gach neach lag agus buailteach do mhearachd; agus faic nach meas thu neach air bith ni's anmhuinne na thu féin.

---

(G.) LAOIDH VII.

1 Am bi siol Adhaimh saor o chiont',
No glan am fianuis Dé?
Ma thagras e réir ceartais ruinn
F'a smachd théid sinn do'n eug.

2 Gu geur-chuiseach ma thoimhseas e
Gach smuain, is guth, is gniomh;
Leisgeul, air son aoin do mhìle ciont'
A dhealbh cha'n urrainn mi.

3 Is glic a chridh' 's is treun a làmh,
'S nach aingidh dàn an sluagh
A thogas ceann an aghaidh Dhia,
Cò riamh thug airsan buaidh?

4 Roimh 'fheirg na sléibhte criothnaichidh,
Is clisgidh iad o'm bonn;
O bhunchar luaisgidh null 'sa nall,
Le garbh-chrith, 'n talamh trom.

5 Ma thoirmisgeas e éirigh gréin',
Cha'n éirich grian gu bràth:
Dubh-neulach ni e 'n speur air fad,
'S gach reul théid as 'na smàl.

6 Coisichidh Dia san fhairge gharbh,
Carbad do ghaothaibh ni;
A shlighe àrd co lorgaicheas?
A cheuma dorch co chi?

---

### (H.) AIMSIREAN NA BLIADHNA.

Tha ceithir aimsirean sa' bhliadhna,—an t-earrach, an samhradh, am foghar agus an geamhradh. San earrach tha an tuathanach ag ár an fhearainn, agus a' cur an t-sìl san talamh: tha na h-eoin a' deanamh an nead agus a' toirt a mach an àlach; agus tha na craobhan a' teachd fo bhlàth, agus aghaidh a' chruthach-aidh a' fàs ùrar agus gorm. San t-samhradh tha a' ghrian a' dealradh a mach 'na maise, 'na blathas, agus 'na neart; tha i a' toirt beatha agus fàs do na mìltibh do chreutairibh tha ag éirigh as an dùslach; agus le a caoinealachd, agus le fàile an uisge tha na craobhan air an còmhdach-adh le meas,—na gàraidhean air an sgeudachadh le plùranaibh,—agus a' mhachair a' giùlan pailt-

eas sìl air son lòin do dhuine agus do ainmhidh.

San fhoghar tha gach ni a' teachd gu foirfeachd. Tha an t-arbhar, air dha bhi abuich, air a ghearradh sìos, agus air a chruinneachadh a steach do lannaibh agus do shaibhlibh: Tha am meas air a spionadh bhàrr nan craobh, agus air a thasgaidh ann an tighibh stòir: Tha duilleach na coille a' crionadh, agus gach luibh mhaoth tha fàs sa' mhachair a' nochdadh gu soilleir gu bheil deireadh na bliadhna am fagus. An déigh an fhogharaidh thig an geamhradh a riaghladh na bliadhna. Agus le a theachd fàsaidh an là goirid agus an aimsir fuar; bithidh na neoil air an luchdachadh le sneachd agus cloich-mheallain; agus seargaidh an doinionn anradhach agus a' ghaoth-reòtaidh gach luibh ùrar agus ghorm,—sgapaidh iad an duilleach tha còmhdachadh nan craobh,—agus tionndaidh iad gach ni tha sgeadachadh aghaidh na talmhainn gu coslas agus cruth a' bhàis.

Do'n duine eugnaidh agus ghlic tha aimsirean na bliadhna agus obair a' chruthachaidh gu h-iomlan mar leabhar fosgailte, anns am bheil e a' leughadh maitheis agus mòrachd Chruithfhir na talmhainn. San earrach tha e faicinn a chaomhalachd, 'nuair tha e toirt air blàthas na gréine aghaidh an t-saoghail nàdurra ath-ùrachadh, agus tha e a' lionadh cridhe gach creutair aig am bheil mothachadh le gairdeachas agus gean. San t-samhradh tha

e faicinn glòir agus mòralachd a nàduir, 'nuair tha a làmh thoirbheartach a' sgeadachadh gach ni le maise, agus a' deanamh tigh-stòir do'n chruinne-ché, far am bheil e solar pailteas a shàsuchadh miann gach creutair a chruthaich e. San fhoghar tha e faicinn a mhaitheis, 'nuair tha an t-arbhar a' fàs buidhe air na machraichibh, agus tha gach ni air aghaidh a' chruthachaidh a' deanamh eadar-mhìneachadh soilleir air firinn nam briathra so, " Tha sùilean gach ni a' feitheamh ortsa, o Dhé, agus bheir thu dhoibh am biadh ann an àm iomchuidh: Fosglaidh tu do làmh fhialuidh agus sàsuichidh tu miann gach ni beò." Agus sa' gheamhradh tha e cluinntinn guth a chumhachd, agus a' faicinn neart a chorruich 'nuair tha e còmhdachadh an talmhainn le sneachd,—a' sgaoileadh an liath-reothadh mar luaithre, agus a' tilgeadh a mach 'eighe mar ghreamannaibh. Tha gach ni dhiubh sin a' toirt dearbhadh cinnteach dhuinn air cumhachd, air gliocas, agus air maitheas an Ti sin tha 'g orduchadh aimsirean na bliadhna 'nan amannaibh suidhichte, agus a ta riaghladh a' chruinne-ché gu h-iomlan.

---

(I.)—AN FHAIRGE.

A réir cunntas nam feallsanach tha an fhairge tri uairean ni's mò na an talamh tioram. Is àluinn an sealladh bhi 'g amharc air an fhairge, agus bhi toirt fa'near an dòigh shoilleir air am bheil i a' nochdadh maitheas agus gliocas an

Uile-chumhachdaich. Tha rìoghachdan mòr an t-saoghail so ag éirigh á h-uchd mar a dh' éireas eileanna beaga á uchd lochan; agus shluigeadh i suas iad gu grad ann an doimhneachd a h-uisgeachan, mur biodh i air a cumail air a h-ais leis-san a their rithe le cumhachd "An fhad so thig thu, agus na tig ni's faide!"

Cha'n 'eil boinne do'n uisge tha tuiteam as na speuraibh nach 'eil air tùs ag éirigh as a' chuan; agus 'se so aon do na reusonaibh cudthromach air son meudachd nan uisgeacha air aghaidh an domhain. Tha na neoil a thaisicheas an talamh le uisge mìn, agus le druchd thlàth, a' tarruing an stòrais gu h-iomlan o na cuantaibh; agus mur bitheadh na cuantan farsuinn gu leòr chum an sàsuchadh le pailteas do dhrùchd, chrionadh gach ni a dhìth uisge, agus bhiodh an talamh tha sinn ag àiteachadh tioram agus neo-thoirteach, amhuil fàsaich Arabia. Tha uisge cho feumail do'n talamh ri teas; agus air an aobhar sin tha an Fhairge agus a' Ghrian air an deanamh nam meadhona chum toradh na macharach a thoirt gu foirfeachd. As eugmhais na Fairge cha bhiodh sùth san talamh chum an luibh mhaoth a bheathachadh; agus as eugmhais na Gréine cha bhiodh teas ann chum am meas agus an t-arbhar a thoirt gu h-abachd.

Cia beartach agus neo-thràigheach an tighstòir an fhairge. Innte tha mìlte do iasgaibh

air an orduchadh air son lòin a bheathachadh ar cuirp. Oirre tha iomadh long a' seòladh le marsandachd nan Innsean a fhreasdal do ar n-uile mhiann. Tha i 'na slighe còmhnard agus so-shiubhal gu dòl do dhùthchannaibh fad air astar; agus ann an là a' chogaidh agus a' chruaidh-chais tha i 'na balla-dionaidh dhuinn o ar naimhdibh mi-runach. Ann an uchd na fairge tha cabhlach cogaidh nan rìghrean cumhachdachd a' seòladh; gach aon diubh air a h-armadh le acfuinn-bàis; sgeudaichte le iomadh breid gheal agus crann àrd; daingean gu comhrag mar chaisteal no creug; agus mar mhìol-chu luath gu siubhal air tòir an namhaid.

Is iongantach oibre an Tighearna. Tha an saoghal so làn d'a mhaitheas, agus tha gach earrann do obair a' chruthachaidh a' gairm gu h-àrd cia òirdheirc a ta e an gliocas agus an cumhachd. 'Nuair a bheachdaich Daibhidh air cumhachd an Tighearn, mar a ta e air a nochdadh ann an dealbh agus an cumail suas nan uisgeacha, thubhairt e, "Iadsan a théid sìos do'n fhairge air longaibh, a ni obair an uisgeachaibh mòra, chi iadsan gniomharan an Tighearna, agus a bhearta iongantach san doimhne. Oir labhraidh e, agus dùisgidh e a' ghaoth dhoinionnach, agus togaidh i a tonnan. Théid iad suas do na nèamhaibh; théid iad sìos do na doimhneachdaibh; le h-àmhghar leaghaidh an anam. Théid iad thuige agus

uaith, agus tuislichidh iad mar dhuine air mhisg; agus théid as d'an céill uile. An sin glaodhaidh iad ris an Tighearn 'nan airc, agus as an teanntachdaibh bheir e iad. Cuiridh e an doinionn gu fèith, agus bithidh a tonnan 'nan tàmh. An sin bithidh iad ait; agus bheir e iad do'n chaladh a's miannach leò."

---

(K.)—SLIGHE RIOGHAIL A' CHRANN-CHEUSAIDH.

Measar le iomadh neach gur cruaidh an rádh so, "Diult thu féin, tog do chrann-ceusaidh, agus lean an Tighearna Iosa Criosd." Ach bithidh e mòran ni's cruaidhe am focal deireannach ud a chluinntinn, "Imichibh uamsa, sibhse a ta malluichte gu teine siorr-uidh." Oir iadsan a ta a nis a' cluinntinn gu toileach;—iadsan a ta leantuinn briathran a' chrann-cheusaidh, agus tha cur an dòchas ann an Criosd air son fireantachd agus beatha, cha bhi eagal orra gu'n téid am fàgail gu bàsach-adh gu siorruidh. 'Nuair thig Criosd chum breitheanais, thig iadsan uile a bha 'nan seirbh-isich do'n chrann-cheusaidh, agus a naisg iad féin an coimhcheangal siorruidh r'an Slànuigh-ear, le dànadas 'na làthair, agus their iad ris, "saor sinn air sgàth t'fhìreantachd féin."

C'arson uime sin a bhiodh fiamh oirnn ar crann-ceusaidh a thogail,—gu h-àraidh 'nuair a bheir sinn fa'near gu bheil e a' treòrachadh a dh'ionnsuidh rioghachd? Oir sa' chrann-cheus-

aidh tha slàinte agus beatha a' seasamh; sa chrann-cheusaidh tha fois cogais agus tearmun o gach namhaid; sa' chrann-cheusaidh tha neart na h-inntinn agus gairdeachas an spioraid; agus sa' chrann-cheusaidh tha àirde na subhailce agus iomlaineachd na naomhachd. Cha'n 'eil maitheanas peacaidh, no slàinte an anama, no earbsa na beatha siorruidh ach anns a' chrann-cheusaidh. Uime sin cuir thu féin, mar sheirbhiseach maith agus fireanach Chriosd, chum crann-ceusaidh do Thighearn a ghiulan, agus guidhe gu dùrachdach gu'm biodh tu a ghnàth bàsachadh do'n t-saoghal so, chum as á so suas nach bi thu beò dhuit féin, ach dhasan a dh'fhuiling am bàs air do shon, agus a dh' éirich a rìs.

Tha e soilleir gur ann tre thrioblaid is éigin duinn dol a steach do rìoghachd Dhé; agus uime sin tha ar Slànuighear ag ràdh r'a dheisciobluibh agus r'a luchd-leanmhuinn, "ma's àill le neach air bith teachd a'm' dhéigh-sa àicheadhadh se e féin, agus togadh e a chrann-ceusaidh, agus leanadh e mise." Na diultamaid bhi umhal do'n àithne so; agus thugamaid an còmhnuidh fa'near gur e is cainnt do ar cridhe,

1 Cha'n aobhar nàire leamsa Criosd,
No 'chùis a dhion gu beachd:
A crann a cheusaidh ni mi uaill;
Géilleam gach uair d'a reachd.

2 Iosa, mo Dhia ! is eòl dhomh 'ainm,
Is earbam as gu bràth ;
Cha nàraich esan m'anam truagh,
'S cha chum e uam a ghràs.

3 Daingean is buan mar chaithir Dhia,
Gach cian tha gealladh Chriosd ;
O ! 's tèaruint' m'anam-sa 'na làimh,
Gu là a theachd a rìs.

4 San là sin fàiltichidh e m' ainm,
An làthair 'Athar chaoimh ;
Is sealbh san Nuadh Ierusalem
Do m'anam bheir le naoimh.

---

(L.)—MU IONAH.

Thug Dia àithne do Ionah mac Amitai dol gu Ninebheh, àrd-bhaile nan Asirianach, agus a ghuth a thogail an aghaidh an t-sluaigh a bha chòmhnuidh ann, do bhrìgh gu'n robh an aingidheachd air teachd suas 'na làthair. Cha robh tlachd aig Ionah so a dheanamh ; agus uime sin dh'éirich e gu teicheadh o fhianuis an Tighearna. Chaidh e sios gu Iopa, baile a bha 'n cois na fairge, agus air faotainn luinge dha an sin a bha dol gu Tarsis, dhiol e an luach-aisig agus chaidh e sios innte. Ach chuir an Tighearna mach gaoth mhòr air an fhairge, agus bha an doinionn buaireasach, ionnus gu'n do shaoil na maraichean gu'm biodh an long air a briseadh. Ghlac eagal mòr iad, agus air dhoibh

am bathar a thilgeadh a mach as an luing chum a h-eutromachadh, thubhairt iad gach aon r'a chompanach, tilgeamaid croinn chum gu'n aithnicheamaid c'ar son a ta an t-olc so air teachd oirnn. Agus air dhoibh croinn a thilgeadh thuit an crannchur air Ionah.

An sin dh'innis Ionah do na seòladaraibh ciod a rinn e, agus cia mar a theich e o fhianuis an Tighearna. Dh'aidich e gu'm b'ann air a shon-san a thàinig an t-olc so orra, agus dh'iarr e gu'n tilgeadh iad san fhairge e chum gu'm fàsadh i ciùin. Cha robh tlachd aig na maraichean so a dheanamh; ach an uair a dh' fhàs onfha na fairge ni bu anradhaich, agus a chunnaic na daoine nach robh dòigh air bith aca air dol as, an sin ghlac iad Ionah, agus thilg iad san fhairge e, agus air ball bha fèith mhòr ann. Ach cha do thréig Dia Ionah 'na theanntachd, oir dh'ulluich e iasg mòr chum a shlugadh suas beò; agus bha Ionah tri làithean agus tri oidhchean ann am broinn an éisg.

'Nuair a smuainich Ionah air a ghiulan ceannairceach rinn e urnuigh ri Dia á broinn an éisg. Mhothaich e nis gu'm bu diomhain an ni cathachadh an aghaidh an Uile-chumhachdaich, agus nach robh e an comas do neach air bith teicheadh o a spiorad, no e féin fholach o a shùile uile-léirsinneach. Thug Dia éisdeachd d'a urnuigh, agus dh'orduich e do'n iasg a thilgeadh a mach air talamh tioram. An déigh na saorsa mìorbhuileach so, dh'éirich

Ionah agus chaidh e gu Ninebheh a réir focail an Tighearna. Thug e rabhadh dhoibh a thaobh an cunnairt air son an droch ghniomhara, agus ghlaodh e am meadhon a' bhaile, "Fathasd dà fhichead là, agus sgriosar Ninebheh." Ach ghabh muinntir Ninebheh aithreachas, agus ghairm iad trasg, agus dh'irioslaich siad iad féin an làthair an Tighearna. Air an aobhar sin phill Dia a chorruich uapa, agus ghabh e aithreachas mu'n olc a thubhairt e gu'n deanadh e orra.

Ach bha Ionah diombach a chionn gu'n do chaomhain Dia muinntir Ninebheh; agus bha e ann an corruich do bhrìgh gu'n do bhreugaicheadh 'fhocal a thaobh nan nithe a labhair e mu'n bhaile mhòir sin. An déigh do Ionah fios a thoirt do mhuinntir Ninebheh air an olc a bha gu teachd orra, chaidh e mach as a' bhaile, agus shuidh e sios chum gu'm faiceadh e ciod a thachaireadh dhoibh. Thog e bothan d'a féin an taobh a muigh do'n bhaile, agus dh' ulluich Dia luibh-sgàile a thilgeadh dubhar air o theas na gréine. 'Nuair a chunnaic Ionah an luibhsgàile bha e aoibhneach; ach air maduinn an ath-là bhuail Dia i agus shearg i: an sin bha Ionah an corruich ri Dia, agus thubhairt e, "Is fearr dhomh bi marbh na beò." An sin thubhairt an Tighearna ris, Choigleadh tusa, an luibh-sgàile air son nach do shaothraich thu, ni mò thug thu oirre fàs. Agus nach coiglinn-sa Ninebheh, anns am bheil tuilleadh

agus sè ceud mìle pearsa do nach aithne an làmh dheas seach an làmh chlì ?

---

(M.) MU ULLUCHADH FA CHOMHAIR BAIS.

A mhic mo ghaoil, is gearr an ùine gus an éigin duit tar a mach as an t-saoghal so. Uime sin faic ciod e staid do chridhe a thaobh Dhé. An diugh tha an duine cridheal agus sunndach sa' bheatha so, agus am maireach siubhlaidh e gu siorruidheachd. Nach mòr ma ta cruas agus antromas cridhe an duine a ta sealltuinn a mhàin air na nithibh a ta làthair, agus nach seall air na nithibh a ta ri teachd. Na dean thusa mar so, a mhic. Ulluich thu féin gach là fa chomhair bàis, breitheanais, agus siorruidheachd. Aig teachd na maidne na abair ri do chridhe gu'm faic thu a' ghrian a' dol fodha aig beul na h-oidhche. Air teachd do'n oidhche na geall dhuit féin solus na h-athmhaidne. Bi a ghnàth deas, agus caithe do bheatha air an dòigh sin, ionnus nach glac am bàs thu gu bràth mi-dheasaichte.

Seall ort féin mar fhear-turuis agus mar choigreach air thalamh, do nach buin ni do ghnothuichibh an t-saoghail so. Cum do chridhe saor agus togta suas ri Dia, do bhrìgh nach 'eil àite-còmhnuidh buan agad air thalamh. Coimhlion a nis ciod air bith a's urrainn duit a dheanamh, do bhrìgh nach aithne dhuit ciod an uair am faigh thu bàs. Iunnsaich a

nis bàsachadh do'n t-saoghal so, chum's gu'n tòisich thu air a bhi beò maille ri Criosd; agus fàg thu féin gu h-iomlan an taice ris chum's gu'n abair thu aig uair a' bhàis,

Chriochnaich mi nis mo chath 's mo réis;
  Is dlùth dhomh eug is uaigh;
M' anam a choisrig mi do Dhia,
  Triallaidh gu nèamh le buaidh.

Le armaibh nèamhaidh chuir mi 'n cath,
  Fo bhrataich Chriosd mo Thriath:
Ruith mi mo réis, mo dhìlseachd dhearbh,
  'Sa tha m' earbs' á duais o m' Dhia.

Fa m' chomhair-sa thaisg Dia air nèamh,
  Gu tèaruint' crùn na glòir';
A chuireas a làmh-san air mo cheann
  Air teachd do'n là mhòir.

Mo Dhia cha d'orduich dhomhsa mhàin
  An coron so mar dhuais;
Ach do gach neach le'n ionmhuinn teachd
  A mhic, o nèamh a nuas.

O lochd 's o chunnart dìonaidh Criosd;
  Mo choimhead ni gach uair;
'S gu tèaruint m'anam trèoraichidh
  Gu riogh'chd na glòire shuas.

Bheir mi, le còmhnadh treun mo Thriath,
  Dùlan do ifrinn féin;
Is dhasan gu'n robh glòir an-àrd
  Is cliu gu bràth. Amen!

(N.) MU DHANIEL.

An déigh do Dharius Babilon a ghlacadh, agus Belsasar an righ a chur gu bàs, thug e leis Daniel maille ris féin gu Media, agus an sin dh'àrdaich se e gu h urram agus inbhe mhòr, a chionn gu'n d'fhuair e spiorad a' ghliocais ann. Bha so 'na aobhar trioblaid agus geur-leanmhuinn do Dhaniel. Ghabh daoine mòra an righ farmad ris do bhrìgh gu'n robh e air àrdachadh os an ceann féin. Ach ghluais Daniel gu faicilleach 'na dhreuchd, agus bha e firinneach anns gach cùis a bha 'n earbsa ris, ionnus nach b'urrainn a naimhdean cionta air bith a chur as a leth. Chuir so mòran campair orra, agus do bhrìgh gu'm fac iad gu'n robh e 'na dhuine coimhlionta agus dìreach, agus air an aobhar sin, nach b'urrainn doibh cealg no cucoir a chur as a leth, dhealbh iad innleachd chum a ribeadh a thaobh a chreidimh.

A' gabhail orra féin mòr-mheas a bhi aca do'n righ, chaidh iad d'a ionnsuidh agus thubhairt iad ris gu'n do ghabh uile uachdarain na rìoghachd comhairle le chéile gu reachd rioghail a dhaingneachadh, "ge b' e dh'iarras athchuinge air bith air aon Dia no duine ré dheich làithean fichead ach air an righ a mhàin, gu'n tilgear e an garaidh nan leòmhan." Cha do thuig an righ ciod a bha a dhaoine mòra toileach a choimhlionadh leis an reachd so, agus cha d' thug e fa'near gu'n robh iad a' miannachadh

Daniel a chur gu bàs do bhrìgh gu'n do thog e féin e gu h-àrd os an ceann. Uime sin sheulaich e an sgrìobhadh agus an t-ordugh.

An uair a chual Daniel gu'n deachaidh an sgrìobhadh a sheulachadh, chaidh e chum a thighe, agus rinn e urnuigh, agus thug e buidheachas an làthair a Dhia mar a rinn e roimhe. An sin thàinig na prionnsachan a dh'ionnsuidh Dhariuis, agus chasaid iad Daniel do bhrìgh nach robh e umhal do'n reachd, agus dh'iarr iad gu'm biodh e air a thilgeadh ann an garaidh nan leòmhan. An sin, 'nuair a chual Darius briathra nam prionnsachan, thuig e ciod bu deoin leo leis an reachd a dhealbh iad, agus bha e ro-diombach air féin a chionn gu'n do sheulaich e i, agus shaothraich e gu dol fuidhe na gréine chum Daniel a thèarnadh. Ach chruinnich na prionnsachan a rìs d'a ionnsuidh, agus thubhairt iad ris, " O a righ, biodh fhios agad gur e ıagh nam Medach agus nam Persach, nach feudar ordugh no reachd air bith a dhaingnich an righ a chaochladh." An sin dh' àithn an righ, agus thug iad leo Daniel, agus thilg iad e an garaidh nan leòmhan.7

Bha e 'na ni ro-chruaidh ann an sùilibh an righ Daniel a thoirt thairis do làimh a naimhde; ach bha e an dòchas gu'n deanadh an Dia sin do'n robh Daniel ag aoradh a thèarnadh o na leòmhanaibh. Air do'n righ a' chlach a bha air beul a' gharaidh a sheulachadh, phill e chum a lùchairt agus thraisg e an oidhche sin.

Air teachd do'n mhaduinn dh' éirich e gu moch, agus thàinig e chum a' gharaidh, agus ghlaodh e le guth muladach ri Daniel, ag ràdh, "Am bheil do Dhia anns an do chuir thu do dhòchas comasach air do thèarnadh o na leòmhanaibh?" An sin dh'innis Daniel dha gu'n do chuir a Dhia 'aingeal maille ris a dhruid beul nan leòmhan, air chor as nach d' rinn iad a dhochann, do bhrìgh gu'n do ghluais e gu neòchiontach 'na fhianuis. Thug so mòr thoilinntinn do'n righ, agus air ball dh'orduich e gu'n tugadh iad Daniel a nìos á garaidh nan leòmhan, agus gu'n tilgeadh iad sìos do'n gharaidh cheudna an sluagh a rinn casaid air.

Tha Iosephus ag innseadh dhuinn, 'nuair chunnaic naimhdean Dhanieil nach d' rinneadh dochann air, gu'n d' thubhairt iad gu'n robh na leòmhain air an sàsuchadh le biadh mu'n deach a thilgeadh d'an ionnsuidh, agus gur e so bu aobhar nach do thuit iad air agus nach do mharbh iad e. Chual an righ an tagradh, agus chum dearbhadh soilleir a thoirt doibh nach b'e so an dòigh air an robh Daniel air a theasairginn, dh'orduich e na leòmhain a shàsuchadh le pailteas bìdh, agus an sin na daoine so, agus am mnathan, agus an clann a thilgeadh d'an ionnsuidh. Ach cha do chaomhain na leòmhain iad mar a rinn iad Daniel, oir thug iad buaidh orra, agus bhris iad an cnàmhan 'nam bloighdibh mu'n d' ràinig iad iochdar a' ghar aidh.

(O.) LAOIDH MHAOIS, AN DEIGH DO DHIA NA H-EIPHITICH A BHATHADH SA' MHUIR RUAIDH.

Canaidh mise do'n Tighearn, oir thug e buaidh gu glòrmhor: an t-each agus a mharcach thilg e san fhairge. 'Se an Tighearn mo neart, agus mo dhàn, agus tha e 'na shlàinte dhomh; is esan mo Dhia-sa, agus ni mi àite-còmhnuidh dha; Dia m'athar agus àrdaichidh mi e. Is fear-cogaidh an Tighearn; is e an Tighearn a's ainm dha. Carbadan Pharaoh, agus 'armailt thilg e san fhairge; agus tha roghadh a cheannardan air am bathadh san fhairge ruaidh. Dh' fholaich na doimhneachdan iad; chaidh iad sìos do'n aigean mar chloich.

Rinneadh do dheas làmh, O Thighearna, glòrmhor ann an cumhachd; bhris do dheas làmh, O Thighearna, an namhaid 'na bhloighdibh. Agus am meud t'òirdheirceis chlaoidh thu iadsan a dh'éirich suas a'd' aghaidh: chuir thu t'fhearg a mach, loisg i suas iad mar asbhuan. Agus le anail do shròine chruinnicheadh na h-uisgeacha; sheas na tuilte suas mar thòrr, chruaidhich na doimhneachdan am meadhon na fairge. Thubhairt an namhaid, leanaidh mi, beiridh mi orra, roinnidh mi a' chreach: sàsuichear mo mhiann orra; rùisgidh mi mo chlaidheamh, sgriosaidh mo làmh iad. Shéid thu le d' ghaoith, chòmhdaich an fhairge iad,

chaidh iad fodha mar luaidh anns na h-uisgeachaibh làidir.

Cò a's cosmhuil riut-sa am measg nan Dée, a Thighearn? Co tha cosmhuil riut, glòrmhor ann an naomhachd, uamhasach ann am moladh, a' deanamh nithe iongantach. Shìn thu mach do dheas làmh, shluig an talamh suas iad. Threòraich thu ann ad thròcair an sluagh so a shaor thu; thug thu iad ann ad neart gu àite-còmhnuidh do naomhachd.

---

## AN DARA EARRANN.*

1. Is còir do gach neach Dia a ghlòrachadh. Cha'n 'eil an duine sud a' mealltuinn deadh shlàinte. Tha do bhràthair air fàilneachadh gu mòr. Fhuair e a chuibhrionn féin do'n spùinn. Cha'n aithne dhomh aon neach a ghabhas coimeas ris. Ciod an riaghailt a thug e dhuit gad sheòladh sa' chùis so? Tha sgriop-

---

* Co luath 'sn thòisicheas am foghlumach air an "Dara earrann" do'n leabhar so a leughadh cuiridh am maighstir-sgoile *Leabhar aithghearr nan ceisd* 'na làimh, agus iunnsaichidh e earrann deth gach là gus an téid e troimh.

tuirean an t-seann tiomnaidh agus an tiomnaidh nuaidh a' foillseachadh dhuinn ciod e ar dleasdanas do Dhia agus dhuinn féin. Leag e bunait an tighe, agus thòisich na clachairean air a thogail. Shnaidh e clach-chinn na h-oisinn.

2. Chaidh am Biobul a dheachdadh le spiorad an Uile-chumhachdaich. Thoir spreige dha air son a dheanadais. Fhuair e a dheadh oilein, ach cha d' thug e deadh-bhuil as. Chuir an righ d'a ionnsuidh samhladh na h-altarach. Bha a' chraobh fallain, ùrar, agus gorm. Tha Dia neo-chriochnach agus neo-chaochluidheach. Cha'n urrainn domh greim fhaghail do mheanglan na craoibhe daraich. Tha Dia o bhithbhuantachd gu bith-bhuantachd; maille ris-san cha'n 'eil sgàile tionndaidh. Cha d' thàinig atharrachadh air bith air cruth an duine so. Tha an duine iochdmhor 'na dhuine gràsmhor. (P.) *T.d.* 58.

3. Is còir do gach neach bhi foighidneach agus fad-fhulangach. Bha eusaontas agus cùlsleamhnachadh an t-sluaigh ro-mhòr. Bha an dà bhràthair ionnan 'nan nàdur. Bhaist am ministeir an leanabh. Is iomadh cinneach tha air aghaidh an domhain. Thug e ordugh daingean seachad dha gu bhi sìochail, ach dhichuimhnich e gach ni chaidh a ràdh ris. Chaidh gach ni a' roimh-orduchadh o shiorruidheachd. Tha Dia ag oibreachadh nan uile nithe a réir comhairle a thoile féin ; cha'n urr-

ainn neach air bith a làmh a bnacadh, no a ràdh ris, Ciod a ta thu a' deanamh ?

4. Tha cumhachd Dhé air fhoillseachadh gu soilleir ann an oibribh a' chruthachaidh agus an fhreasdail. Cha'n 'eil luchd-àiteachaidh nan talmhainnean teth comasach air fuachd nan dùthchanna tuathach fhulang. Bha a' mhaduinn grianach agus am feasgar ciùin. Chruthaich Dia an duine a réir a choslais féin, ann an eòlas, am fireantachd, agus an naomhachd; agus thug e uachdaranachd dha os ceann uile oibre a làmh. Chaidh na firionnaich agus na boirionnaich a chuireadh chum na féisde. Feumaidh ar nàdur bhi air ath-nuadhachadh mu'm bi sinn air ar deanamh iomchuidh air son rioghachd nèimh. (Q.) *T.d.* 62.

5. Chaidh eunlaith nan speur, agus gach ni beò a ghluaiseas air an talamh chur fo smachd mhic an duine. Is iongantach oibre a' chruthachaidh ; tha iad a' nochdadh gu bheil Iehobhah glic ann an gnìomh. Rinn an gealbhonn a nead an tulachainn an tighe. Cha toir mi cùig feorling dhuit air son do bhuannachd sa' ghnothuch so. Thoirmisg an léigh do d' bhràthair bhi 'g òl fiona, no dibhe làidir air bith eile. Is iomadh innleachd tha mac an duine a' dealbhadh. Tha beatha shubhailceach luachmhor, agus air an aobhar sin is còir do gach neach a' miannachadh. Lomnochd thàinig sinn do'n t-saoghal so, agus lomnochd pillidh sinn a rìs. Rinn mi coimhcheangal ris.

6. Air tùs thugadh àithne do'n chinne-daoine iad a shiolachadh agus a bhi lionmhor. Tha truaillidheachd nàduir an duine ro mhòr. Bha an gille so eas-umhal d'a phàrantaibh, agus air an aobhar sin bha fuath aig gach neach dha. Dhealbhadh an cinne-daoine ann an euceartaibh agus ann am peacaibh. Chuir an sluagh gadachd, fianuis-bhréige, agus toibheum as leth a' chìs-mhaoir. Tha sinn buailteach do iomadh trioblaid sa' bheatha so, agus, as eugmhais fireantachd an t-Slànuighir, buailteach do phianntaibh ifrinn gu siorruidh. Tagh a' chuid a's fearr do na h-ubhlaibh, agus thoir do d' charaid iad. (R.) *T.d.* 64.

7. Tha am firean agus an t-aingidh teachd beò cuideachd san t-saoghal so, ach bithidh iad eadar-dhealaichte gu siorruidh san t-saoghal ri teachd. Bha an t-àrd shagart am measg nan Iudhach air a sgeudachadh le eudach riombhach, gach uair a bha e toirt suas ìobairt air son an t-sluaigh. An déigh 'aiseirigh o na marbhaibh, chaidh Criosd suas do nèamh, agus tha e nis 'na eadar-mheadhonair air ar son aig deas làimh Dhé. Chuir e an gniomh dreuchdan na h-oifig a ghabh e os làimh le mòr-chreideas da féin. Dean eadar-ghuidhe air mo shon, chum is gu'm faigh mi deadh-ghean a rìs ann an sùilibh an righ. Tha a chreuchdan air an slànuchadh.

8. Biodh ceannsal agad an còmhnuidh air do spiorad féin. Phaisg iad an leanabh ann

am brat-speilidh. Tha beatha an duine doilgheasach agus neo-chinnteach. 'Se a' mhucmhara an t-iasg a's mò a ta chòmhnuidh san fhairge. Feumaidh gach neach bhi iriosal 'na ghiulan leis am miann a bheatha a chaithe gu reusonta san t-saoghal so. Bha iad air an dlùth-cheangal ri chéile le bannaibh gràidh. Cha'n 'eil comh-chomunn aig dorchadas ri solus, ni mò tha comh-chomunn aig olc ri maith. Am bheil tiodhlacan agad do'n righ? Rinn e comh-oighre d'a mhic. Tha mòran do shochairean a' sruthadh o fhìreantachd, o uchdmhacachd, agus o naomhachd. (S.) *T.d.* 66.

9. Dhealraich a' ghrian air aghaidh na talmhainn. Dheasaich iad croicionn nan caorach, agus rinn iad brògan deth. B' éigin da a chionta aideachadh gu folleiseach. Sgrìobh Maois cùig leabhraichean d'an ainm Genesis, Ecsodus, Lebhiticus, Aireamh, agus Deuteronomi. Pillidh mi gu h-aithghear do m' dhùthaich féin, agus gairmidh mi mo thuiteirean gu cunntas. Sgrìobh Iosephus eachdraidh nan Iudhach, agus thug e seachad mìn-chunntas air gach ni a thachair dhoibh gus an t-àm an do sgrios Titus baile Ierusaleim. Is iongantach an sgeul a chuala mi. Rinn na cinnich dealbhan snaidhte agus ìomhaighean gràbhalta, agus thug iad aoradh dhoibh.

10. Choimhlion do bhràthair a ghnothuch gu suilbhireach. Bha an duine ud eudmhor mu thimchioll giùlain ciataich. Tha àrd-uach-

daranachd aig Dia os ar ceann, agus tha sealbh-chòir aig annainn. Mhi-ghnàthaich sluagh na rìoghachd so gach deadh-chothrom, agus gach tiodhlac phrìseil a chaidh dheònachadh dhoibh. Tha a' chlann ri cluiche agus ri sùgradh. Ge b'e inbhe no dàimh sam bi thu, coimhlion gach dleasdanas tha mar fhiachaibh ort. Biomaid teo-chridheach r'a chéile le gràdh bràthaireil, agus thugamaid urram gach aon d'a chéile. Ioc cìs dhasan d'an dlighear cìs, agus eagal dhasan d'an dlighear eagal. (T.) *T.d.* 68.

11. Is còir do gach neach dichioll laghail a dheanamh chum a bheatha féin agus beatha a choimhearsnaich a choimhead. Cha bhi an geocair agus am mi-stuama fad-shaoghalach. Eiridnidh gach duine glic a chlann le mòr-churam, agus altrumaidh e iad ann an oilein agus ann an teagasg an Tighearna. Dean ceartas do'n bhochd agus do'n dilleachdain, agus teasairg an truaghan agus an t-ainnis o làimh an luchd-reubainn. Na biodh comh-chomunn agaibh ri oibribh neo-tharbhach an dorchadais. Tha comhradh amaideach agus baoth-shùgradh neo-iomchuidh do dhuine crionna. Feudaidh duine gach meadhon laghail a ghnàthachadh chum maoin agus saoibhreas fhaotainn agus a mheudachadh dha féin.

12. An ti a leanas daoine diomhain, bithidh bochdainn gu leor aige. Is diomhain do dhuine ionmhasan fhaotainn le teangaidh bhreugaich. Seachainn comhluadar an ti a ni cùl-chàineadh

le 'theangaidh, agus a thogas droch sgeul air a choimhearsnach. Cha robh rùn ceart no seirceil 'na chom. Na biodh eagal ortsa 'nuair a ni na h-aingidh uaill is ràiteachas, oir cha mhair an uabhar ach ùine ro-ghoirid. Smachdaich gach togradh agus rùn ea-cneasda tha 'g éiridh suas a'd' chridhe. Cnuaisichidh an duine glic a shlighean. Ge b'e neach a bheachdaicheas gu dùrachdach air a shlighe féin bithidh e 'na bhuannachd dha. (U.) *T.d.* 69.

13. Thaisg an luchd-éisdeachd suas a bhriathra 'nan cridheachaibh. Bha thu dearmadach air do dhleasdanas. Shònraich Criosd dà dheisciobul dheug chum an soisgeul a shearmonachadh. Chaidh an luchd-comanaich a cheasnachadh a thaobh an eòlais air a' chreidimh Chriosduidh. Is còir dhuinn ar n-uile iarrtus a dheanamh aithnichte do Dhia le urnuigh agus asluchadh, maille ri breith-buidheachais. Tha riaghailtean sònraichte air son ar caithebeatha air an cur sìos anns na sgrioptuiribh. Thog e suas ballachan na caithreach, agus dhaingnich e a tuiaitean. Fhuair thu cuibhrionn chuimseach do nithibh maithe na beatha so. Guidheamaid 'nar n-urnuigh gu'n cumadh Dia sinn o pheacaibh dànadais, chum's nach bi àrd-cheannas aca oirnn.

14. Tha an òigh bruaidleineach. Thional e na broileigean bhàrr nam preas. Bhriosg e suas gu h-eallamh. Am bheil an t-àilean air a chòmhdachadh le buidheagaibh? Rinn na

burruis mòr-chron air an fhochann. Cha'n 'eil ni air bith sa' bheatha so buan-mhaireannach. Dh' fhàs an calltuinn suas gu dìreach deas. Bha a h-eudach cho geal ris a' chanach. Bha am boirionnach ceanail agus aoidheil. Is cearbach a chaidh thu mu'n cuairt do d' ghnothuch. Bhiadh e na cearcan-frangach le h-eorna. Leum an clamhan-gobhlach air na h-eoin, agus mharbh e dithis diubh. Thilg e clach bheag astar thri cheud slait le crann-tabh-uill. Chuir an tuathanach cruaidh-chuing air a sheirbhisich. (V.) *T.d.* 72.

15. Tha ceann an leinibh cuachaineach. Am bheil am fearann deiseireach? An cluinn thu an dranndan a ta aig na seilleinibh? Chuir a dheanadas mòran doilichinn air a chairdibh. Na biodh faitcheas ort, oir tionndaidh an gnothuch mach ni's fearr na tha thu am barail. Bha an columan fionn-sgiathach. Ann am fionnuaireachd an fheasgair thàinig na féidh a mach as na coilltibh. Ràinig e garbh-chrioch-an Alba. Bha an nigheanag gorm-shuileach. Bha na druidhean a' cleachdadh bhi sealltuinn air grealach nan ainmhidhean a bha iad ag ìobradh, chum's gu'm faiceadh iad ciod a bha gu tachairt an deigh-làimh. Streap an iath-shlait suas gu bàrr na craoibhe. Mharbh e dà liath-chearc leis an aon urchair.

16. Chunnaic na maraichean tein'-oidhche air aghaidh nan stuadh. Bha fiamh-ghàire an còmhnuidh air aghaidh do bhràthar. Bha

fuaim an t-sluaigh mar thoirm ceud sruth mòr o'n aonach. Chual mi sgreadan nan sgiath mu'n cuairt domh. Chòmhdaich còineach na clachan, air achd is nach b'urrainn duinn an sgriobhadh a leughadh. Shoillsich e mach mar dhealradh na gréine. Am bheil an ceathach ag éirigh o'n t-sliabh? Thoir am fiodh do'n tuairneir agus ni e an soitheach. Trusalaich gu grad gach ni tha sinn gu thoirt leinn. Chuir an trom-lighe mòran miallachd air. Bha na coin a' tathunnaich ré na h-oidhche. Cò e am fear ud tha sràid-imeachd sa' ghàraidh. Bhruilich e an teine agus dh'éirich sradan suas. Dh'fhuin i a' mhin san sgàladh. (W.) *T.d.* 74.

17. Tha gruaidhean an leinibh ruiteach dearg. Sgrìobh an rùn-chléireach mionadain a' chomuinn. Am fac thu an reul-ghriglean? Chaidh an dealanach seachad am platha na sùla. Tha an loth peallagach agus bochd. 'Nuair thig an nollaig bheir e an tuarasdal d'a sheirbhisich. Is neo-tharbhach an gnothuch a ghabh thu fo làimh. Tha an òigh moghar agus ciùin. Rinn a' chlann muc-shneachda mhòr, agus chuir iad car di ris an leithead. Cha toigh leam a mhoiteileachd, agus a mhi-shuairceas. Dh'fhàs an liath-lus ro-thiugh san achadh. Chog na h-Albannaich ris na Lochlannaich, agus dh' fhuadaich iad as an dùthaich iad. Chaidh an duine truagh air iomroll air a' mhonadh. Bha an sluagh ro-iomlaideach 'nan nàdur. Dh' fhàs na clachan-crìche glas-liath.

18. Chunnaic mi àrd-riaghladair a' bhaile 'na shuidhe an caithir a' bhreitheanais. Sholair e innlinn do'n spreidh. Bha do mhac maidheanach anns gach cùis a bha 'n earbsa ris. Roimh-bharalaich do bhràthair ciod a thachaireadh do'n fhear ud. Rinn an criadhadair slige chreadha, agus lìon e i làn uisge. Bha an sluagh air dhiobhail céille 'nuair a rinn iad an gniomh ud. Chaidh a' bhana-mhorair seachad 'na carbad. Tha am bealach cumhann, agus an t-uchdach cas. Chuir e oladh sa' chrùisgein agus shoillsich se e. Thuit e agus chaidh e bhàrr falman a' ghlùine. Rùnaich e an dùthaich fhàgail do bhrìgh gu'n do thog iad droch sgeul air. Bha an duine so neo-stuama 'na ghiulan. Dhorchaich an là agus chòmhdaich sgàile na h-oidhche aghaidh na talmhainn. (X.) *T.d.* 77.

---

## (P.) EACHDRAIDH IOSEIPH.

Tha eachdraidh Ioseiph 'na dearbhadh soilleir air freasdal àraidh an Tighearna: agus tha i mar an ceudna a' nochdadh ciod an dòigh air an riaghail Dia corruich an duine, agus ciod an dòigh air an tionndaidh e trioblaidean na beatha so chum maith dhoibhsan a chuireas an dòchas ann. A thaobh Ioseiph, that e air innseadh dhuinn gu'n do ghràdhaich 'athair e,

agus gu'm bu docha leis e na a mhic uile, do bhrìgh gu'm b'e mac a shean aois e. Bha an gràdh so 'na aobhar trioblaid do Ioseph, oir thog e farmad dha am measg a bhràithrean, agus thug e orra gu'n do bhuin iad gu coimheach ris. Bha fuath aca dha do bhrìgh gu'n robh e cho prìseil aig 'athair; agus bhrosnuich e féin iad, agus dh'fhàg e iad ni bu mhi-runaiche d'a thaobh, le e bhi 'g aithris nan aislingean a chunnaic e,—aislingean a bha ciallachadh gu'n tigeadh 'athair, agus a mhàthair, agus a bhràithrean fathasd gu iad féin a chromadh sios gu làr da.

Air uair àraidh chaidh mic Iacoib a dh'-ionaltradh treud an athar gu Sechem; agus air dhoibh bhi ùine fhad air falbh, chuir Iacob Ioseph a dh'fhaicinn an robh iad gu maith. 'Nuair a chunnaic a bhràithrean e fada uatha, thubhairt iad r'a chéile, "Tha an t-aislingiche so a' teachd. Thigibh a nis ma ta agus marbhamaid e, agus tilgeamaid e ann an slochd éigin, agus their sinn, Chuir droch bhéisd éigin as da: agus chi sinn ciod gus an tig 'aislingean." Air do Ioseph teachd d'an ionnsuidh, rug iad air, agus bhuin iad a chota deth, agus thilg iad beò do shlochd e, a chionn nach leigeadh Reuben leo a mharbhadh. Aig an àm sin bha cuideachd do Ismaelich a' dol sìos le marsandachd do'n Eiphit; agus air do bhràithrean Ioseiph am faicinn, tharruing iad nios as

an t-slochd e, agus reic iad e ris na h-Ismaelich air son fichead bonn airgid: agus ghiulain iad-san e mar thràill do'n Eiphit. An sin ghabh a bhràithrean an cota a bhuin iad do Ioseph, agus mharbh iad meann do na gabhraibh, agus thum iad an cota san fhuil. Agus chuir iad an cota dh'ionnsuidh an athar, agus thubhairt iad ris, "Fhuair sinne so; aithnich an e so cota do mhac, no nach e." Dh'aithnich Iacob gu'm b'e an cota iomadh-dathach cota a mhic, agus thubhairt e, Chuir droch bhéisd as da; agus rinn e bròn air a shon mòran do làithibh.

Air do na h-Ismaelich Ioseph a thoirt sìos do'n Eiphit, reic iad an sin e ri Potiphar, oifig-each le Pharaoh. Ann an tigh Photiphair dh' éirich Ioseph gu bhi os ceann a sheirbhiseach uile, agus dh'fhàg a mhaighstir a thigh air a chùram, agus chuir e gach ni a bha aige fo a làimh. An déigh sin thog bean Photiphair droch sgeul air, agus le a cuilbheartan chaidh a dhreuchd thoirt uaith, agus e féin a thilg-eadh am priosan. Ach bha Dia maille ris 'na theanntachd, agus dh' orduich e 'na fhreasdal gu'm biodh an t-eas-urram agus an cruaidh-chas so fadheoidh chum mòr-bhuannachd dha. Aig ceann dà bhliadhna an déigh dha bhi air a thilgeadh am priosan, chunnaic righ na h-Eiphit aisling a dh' fhàg a spiorad fo bhuair-eadh: Agus air dha a dhrùidhean a chruinn-eachadh, dh'innis e an aisling doibh; ach cha b'urrainn iadsan a brìgh a mhìneachadh dha.

An sin dh'innis an t-àrd bhuidealair do Pharaoh mu thimchioll Ioseiph, agus mar a mhìnich e a bhruadar da féin agus do'n àrd-fhuineadar, 'nuair a bha iad ceangailte maille ris sa' phriosan. Sa' cheart uair sin chuir Pharaoh fios air Ioseph as a' phriosan, agus dh'innis e dha na h-aislingean a chunnaic e. Agus dh' eadarmhìnich Ioseph brìgh nan aislingean do'n righ, agus chomhairlich e dha ulluchadh a dheanamh fa chomhair nan nithe a bha gu tachairt, a chionn gu'n d' fhoillsich Dia dha ann am bruadar gu'm biodh seachd bliadhna pailteis, agus an déigh sin seachd bliadhna gorta, ann an tìr na h-Eiphit.

Le mìneachadh nan aislingean chunnaic Pharaoh gu'n robh spiorad Dhé an Ioseph, agus uime sin dh'àrdaich se e os ceann a thighe agus a rìoghachd, agus thug e cumhachd dha chum gach ni a riaghladh mar bu toil leis. An sin chaidh Ioseph a mach air feadh tìre na h-Eiphit, agus chruinnich e siol ré nan seachd bliadhna pailteis mar ghaineamh na fairge, agus thaisg e suas e ann an tighibh-stòir. An déigh sin thàinig seachd bliadhna gorta air an talamh, agus do bhrìgh na goinne, bhrùchd mòr-shluagh do'n Eiphit a cheannach sìl o Ioseph. 'Nam measg so thàinig clann Iacoib a cheannach bìdh d'an teaghlaichibh; agus chunnaic Ioseph a bhràithrean, agus dh' aithnich e iad, ach cha d'aithnich iadsan esan. Air dhoibh teachd d'a ionnsuidh an dara uair rinn

se e féin aithnichte dhoibh; agus air dha fios a chur air 'athair agus air a theaghlach uile, shuidhich e iad am fearann Ghosein, agus bheathaich e iad le pailteas ré na gorta.

Tha freasdal Dhé ro-fhaicsinneach anns gach ni a thachair do Ioseph. Chuir esan a dhòchas an Dia, agus fhuair e saorsa uaith o gach gàbhadh agus cunnart san do thuit e. Dh' éirich e o bhi 'na thràill gu bhi 'na riaghlair air tìr na h-Eiphit, agus bha e air a shonrachadh gu bhi 'na mheadhon air 'athair agus a bhràithrean a ghleidheadh beò sa' ghorta.

---

### (Q.) MU LETH-AINMIBH.

*(Co-chainnt eudar Seumas agus Tearlach.)*

*Seumas.* Innis dhomh ciod a bha thu a' leughadh, chum gu'm faic sinn ciod is còir dhuinn iunnsachadh uaith.

*Tearlach.* Bha mi a' leughadh anns an dara caibdeil do dhara Leabhar nan Righ, mu thimchioll na cloinne a rinn fanoid air an fhàidh Elisa, agus mar a thàinig dà mhath-ghamhuin bhoirionn a mach as a' choille, agus mar a reub iad dà fhichead is a dhà dhiubh.

*Seumas.* Is sgeul iongantach sin; ciod do bharail deth? No am bheil thu tuigsinn gu soilleir ciod is brìgh da?

*Tearlach.* Is e mo bharail gu bheil e a' teagasg dhuinn gu'n robh a' chlann ro-aingidh, agus gu'n do nochd Dia a chorruich 'nan aghaidh 'nuair a cheadaich e do'n dà mhath-

ghamhuin àireamh co mòr dhiubh a reubadh 'nam bloighdibh.

*Seumas.* Ghabh thu beachd ceart air a' chùis sin. Am bheil cuimhne agad ciod a thubhairt a' chlann ris an fhàidh?

*Tearlach.* Tha;—ghlaodh iad ris, "Gabh suas, fhìr mhaoil; gabh suas fhir mhaoil."

*Seumas.* Ro cheart. Ach ciod an cron a bha ann ge do thubhairt iad so; oir bha e fior, a réir cosmhuil, gun robh am Fàidh maol?

*Tearlach.* Tha mi am barail gu'n robh an giulan cronail, cha'n ann do bhrìgh gu'n d thubhairt iad "Gabh suas, fhir mhaoil," ach do bhrìgh gu'n robh iad ag ràdh so chum toibheum a thoirt do'n Fhàidh.

*Seumas.* Gu cinnteach. B'e am miann masladh a thoirt do'n duine naomh so, agus air an aobhar sin rinn iad fanoid air, (ni a ta clann òg an còmhnuidh ro-dheas gu dheanamh,) a thaobh fàilinn nach b'urrainn da a leasachadh. Ach chronuich Dia iad air son aingidheachd an giulain, agus rinn e eisempleir diubh chum clann òg a theagasg gu'n iad a thoirt toibheum do neach air bith le bhi 'g ainmeachadh gaoid no fàilinn a ta an déigh a nàduir.

*Tearlach.* Cha d'thàinig e riamh a'm' aire a' bhuil so a dheanamh do'n chùis so. Ach tha mi ag aideachadh gu bheil sinn uile ro-dheas gus ar corruich a nochdadh an aghaidh an t-sluaigh sin a chuireas campar oirnn le bhi g' ràdh gu bheil iad maol, no crotach, no fiar-

shuileach ; no le bhi 'g ainmeachadh gaoid air bith eile a ta an déigh an nàduir. Tha mi nis a' tuigsinn, o na nithibh a labhair thu, gu bheil giulan mar so ro-pheacach, agus gur e dleasdanas gach aoin againn bhi ro fhurachar 'na aghaidh.

*Seumas.* Gun teagamh tha e ro-pheacach. Is ni faoin agus neo-thoinisgeach bhi toirt maslaidh do neach air bith air son gaoid nach urrainn da a leasachadh. Agus a thuille air sin, tha iadsan a ni magadh air duine do bhrìgh gu bheil e crotach no bacach, a' toirt maslaidh do Dhia a chruthaich e air a' mhodh sin. Nan seallamaid air a' chùis so le rùn ceart inntinn, chitheamaid gu bheil e 'na aobhar taingeileachd do gach aon againn nach d'fhàg Dia sinne bacach, no dall, no ciùrramach, cosmhuil ri mòran do ar co-chreutairibh, agus uime sin an àite bhi deanamh ball-magaidh do shluagh eile, bheireamaid buidheachas do Dhia a dhealbh sinn gu h-iomlan, agus a ghleidh sinn tèaruinte gu ruige so.

---

### (R.) FULANGAS CHRIOSD.

'Se fulangas mo Shlànuighir
A ta mo dhàn a luaidh,
Mòr-irioslachd an àrd-Righ sin
'Na bhreith 's'na bhàs ro chruaidh.

'Se 'n t-iongantas bu mhiorbhuilich
Chaidh innseadh riamh do shluagh,

An Dia bha ann o shiorruidheachd
  Bhi fàs 'na chiochran truagh.

Rugadh an stàbull ìosal e
  Mar dhìlleachdan gun treòir ;
Gun neach a dheanadh cairdeas ris
  No bheireadh fardoch dha.

Mu'n gann bha fios gu'n d' thàinig e,
  Do dhùisg dha naimhde mòr :
B'éigin teich do'n Eiphit leis,
  Roimh Herod bh'air a thòir.

Bha tuill aig na sionnaichibh
  Ga'm folachadh o theinn ;
Bha nid aig na h-eunlaith
  An geugaibh àrd' nan crann ;

Ach esan a rinn uile iad,
  'S gach ni sa' chruinne-ché,
Bha esan féin 'na fhògarach,
  Gun chòmhnuidh aig fo'n ghréin.

Am feadh 'sa ghabh an Slànuighear
  Mar ionad tàmh an saogh'l,
Bha e 'na léigh ro-fhabhorach
  A leigheas chlann nan daoin' :

An eucail sin bu ghàbhaidh bh'ann,
  'S gach galar cràiteach geur,
Do thionndaidh e chum slànuchadh
  'Nuair labhradh e o 'bheul.

Thug teangadh do na balbhanaibh,
  'S do 'n bhacach mhall a lùgh,

Do'n bhodhar thug e 'chlàistineachd,
  'S do dhaoinibh dall an iùl.

Na lobhair bhreun do ghlanadh leis,
  Cur fallaineachd 'nam feoil:
Gach eucail anama leighis e,
  'S na mairbh do thug se beò.

Do shearmonaich an soisgeul leis.
  Do dhaoinibh bochda truagh';
Is gheall e saorsa shiorruidh dhoibh
  Bha 'n glais fo chìs ro-chruaidh:

Nan gabhtadh ris an fhìrinn leo,
  Le creidimh fhiorghlan beò,
'S gu'm biodh iad air an iompachadh
  O ghnìomharaibh na feol'.

---

(S.) RIAGHAILTEAN AIR SON SLUAIGH ÒGA.

A mhic mo rùin, biodh eagal Dé ort a ghnàth, agus biodh do dhòchas annsan a mhàin; oir annsan tha sinn uile beò, agus uaith-san tha teachd gach tiodhlac mhaith agus iomlan tha deanamh ar beatha taitneach agus so-iomchar. Naomhaich an Tighearna do Dhia ann ad chridhe, agus bi ullamh a ghnàth chum freagradh a thoirt do gach uile dhuine a dh'iarras reuson an dòchais a ta annad. Cuimhnich mar an ceudna gu bheil an Tighearn maith, agus iochdmhor, agus pailt an tròcair dhoibh-san uile a ghairmeas air, agus gur

e do dhèasaanas thu féin agus gach ni a bhuineas duit fhàgail an taice r'a fhreasdal.

Tha iadsan a ta beò gun urnuigh beò gun Dia agus gun dòchas san t-saoghal so: Uime sin lùb do ghlùn ann an urnuigh ri Dhia gach maduinn agus feasgar. Guidh air gu'n tugadh e dhuit a spiorad naomh a thogail do chridhe o nithibh talmhaidh chum nithe spioradail agus siorruidh; agus gu'n deònaicheadh e dhuit co-chomunn a bhi agad a ghnàth ris féin, agus r'a mhac Iosa Criosd. Thoir mar an ceudna buidheachas do Dhia an ainm an Tighearna Iosa Criosd air son gach sochair tha thu a' mealltuinn; a' cuimhneachadh a ghnàth gur i urnuigh a' chreidimh a ta taitneach 'na làthair.

A chionn nach 'eil là a' dol seachad anns nach feudar leat fhaicinn gu bheil "an duine triall d'a chòmhnuidh bhuan, agus gu bheil an luchd-cumaidh a' dol mu'n cuairt sna sràidibh," iarr, tre ghràs Dé, t'aimsir a dheadhbhuileachadh mar chreutair bàsmhor. Agus do bhrìgh nach aithne dhuit c'uin no cionnus a ghairmeas mac an duine ort;—co aca is ann le bàs obann, no le euslaintibh cràiteach agus fadalach, bi a ghnàth air t'fhaicill agus a ghnàth ullamh. Iarr nach bi thu air do chumadh ris an t-saoghal so. Socraich t'aigne air na nithibh a ta shuas, agus biodh sùil agad ri tròcair an Tighearna Iosa Criosd chum na beatha maireannaich. Cuimhnich gu bheil e air ord-

uchadh do na h-uile bàs fhaotainn aon uair, agus an déigh a' bhàis gu'n feum iad bhi air an nochdadh an làthair caithir bhreitheanais Chriosd, chum gu'm faigh gach neach na nithe a rinn e sa' choluinn, a réir an ni a rinn e, ma's maith no olc e.

---

(T.) MU FHEUMALACHD MI-SHOIRBHEIS.

Is maith an ni mi-shoirbheas agus trioblaid fhulang air uairibh; do bhrìgh gur tric leo an duine ghairmeadh air ais a dh'ionnsuidh a chridhe féin, agus a nochdadh dha nach 'eil e ach 'na fhear-turuis san t-saoghal so, agus uime sin nach buin da a dhòchas a shuidheachadh air nithibh talmhaidh. Is maith duinn gu'm fulangamaid ainneart air uairibh, agus gu'm biodh aig daoinibh barail olc no bheag dhinn, an uair tha sinn a' rùnachadh agus a' coimhlionadh nan nithe sin a ta ionmholta. Cuidichidh so sinn gu minic chum irioslachd inntinn, agus dionaidh e sinn o ghlòir dhiomhain. Oir tha sinn air ar brosnuchadh gu dol a dh'ionnsuidh Dhé, ar fianuis o'n leth stigh, 'nuair a mheasar sinn o'n leth muigh le daoinibh air bheag luach, agus a chreideas iad gach droch ni gu breugach mu ar timchioll.

Uime sin bu chòir do dhuine e féin a dhaingneachadh ann an Dia air an dòigh sin, chum as nach bitheadh feum aig uair air bith air comhfhurtachd o dhaoinibh. 'Nuair tha duine fo thrioblaid, no air a ghiulan chum an uilc le 'chridhe cealgach, an sin tuigidh e cia

mòr am feum a ta aige air Dia chum 'aigne truaillidh a smachdachadh, agus a chridhe cealgach a naomhachadh ; tuigidh e cia mòr am feum a ta aige air an Spiorad naomh chum a ghiulan air aghaidh o cheum gu ceum, agus o ghràs gu gràs; agus tuigidh e nach 'eil ach diomhanas am beartas, agus cràdh agus doilgheas spioraid ann an nithibh talmhaidh. An sin bithidh e sgìth do'n t-saoghal so; agus miannaichidh e am bàs chum gu'm bi e air fhuasgladh o eallaich na beatha, agus gu'm faigh e bhi maille ri Criosd. An sin mothaichidh e nach 'eil dion iomlan, agus làn-shiochaint r'am faotainn sa' bheatha so, agus iarraidh e gu dùrachdach sealbh fhaghail air an ionad sin far nach truaill an reudan agus nach cladhaich am meirleach a chaoidh.

---

(U.) MU MHIODAL.

Bha aon do uachdaranaibh Shasunn, do'm b'ainm Canute, 'na righ àrd agus cumhachdach. Le a ghiulan glic agus seòlta dh' fhàs e mòr ann an cliu agus am beartas; thug e buaidh air a naimhdibh gu h-iomlan ; agus dhaingnich e a righ-chaithir le laghanaibh cothromach a thoirt d'a iochdaranaibh, agus le ceartas a dheanamh eadar duine agus duine. Thachair e gu'n robh uaislean an righ so ro-mhiodalach ris. Bha iad ga àrdachadh ann an inbhe os ceann gach creutair cruthaichte, agus 'nan amaideachd bha iad ag ràdh gu'm buineadh an

talamh agus an fhairge dha, agus gu'n robh gach ni sa' chruinne-ché gu h-iomlan f'a cheannsal.

Mhi-thaitinn am miodal so ris an righ; agus chum achmhasan a thoirt doibh, dh'orduich e a righ-chaithir a shuidheachadh air traigh na fairge 'nuair a bha an làn-mara air traoghadh. An sin chaidh e dh'ionnsuidh na traighe, agus air dha suidh sìos 'na chaithir rioghail, agus a dhaoine mòra uile 'nan seasamh mu'n cuairt da, thubhairt e ris an fhairge. " Cuimhnich, O chuain! gu bheil cumhachd agam-sa os do cheann, agus gu'm feum thu bhi umhal do gach focal a labhras mi. Tha mi 'g ràdh riut na tig ni's faide agus na fliuch cosan do mhaighstir." An déigh dha so a ràdh thòisich an làn mara ri teachd a mach a lion beagan is beagan; bhuail na tonnan gu làidir agus gu buaireasach air an righ-chaithir, agus b' éigin do'n righ teicheadh as an rathad, chum's nach sluigeadh na h-uisgeachan suas e. An sin thionndaidh e r'a uaislibh agus thubhairt e riu, " Tha sibh a' faicinn nach 'eil a' mhuir umhal do m' ghuth, agus nach 'eil tuille suim aice dhiom na bhiodh aice do'n duine a's truaighe agus a's aimbeartaiche a ta chòmhnuidh a'm' rìoghachd. Cuimhnichibh á so suas gur esan a mhàin a ta airidh air cliu agus urram a chaisgeas tonnan uaibhreach na fairge, agus a their rithe le cumhachd, " an fhad so thig thu, agus na tig ni's faide."

Tha an duine miodalach an còmhnuidh 'na

dhuine cealgach. Dealbhaidh e aimhleas 'na chridhe do bhrìgh nach 'eil suim aig do fhìrinn no do cheartas; agus bheir e air a theangaidh snas a chur air gach ni tha e a' coimhlionadh chum's gu'n dall e sùilean an t-saoghail so, agus gu'm faigh e cliu agus urram o dhaoinibh. Labhraidh e ris an neach a's mò agus a's cumhachdaiche na e féin le briathraibh miodalach chum's gu'n dean e buannachd dheth. Gun churam air bith aig do staid a chridhe giulainidh se e féin gu faicilleach am fianuis dhaoine; agus cosmhuil ris an Phairiseach chealgach, glanaidh e an taobh am muigh, 'nuair tha an taobh a stigh dheth làn do reubainn agus do aingidheachd. Uime sin ma tha mhiann oirnn gu'm bi Dia air ar crann, feumaidh sinn teangadh mhiodalach a sheachnadh, agus an fhìrinn a labhairt anns gach cùis, agus ris gach neach. Tha e an còmhnuidh mar fhiachaibh oirnn a thoirt fa'near nach ann a réir barail dhaoine a théid breth a thoirt oirnn, no a réir meas ar co-chreutaire a bhios ar gniomhara air an cothromachadh. Tha ar cridhe rùisgte an làthair Dhé. Is léir dha gach smuain do'm bheil sinn toirt caidreamh. Sgrudaidh e airnean ar cridheacha, agus bheir e breth oirnn agus luigheachd dhuinn a réir ar toillteanais.

Air an aobhar sin na tugamaid mòr-aire do bharail sluaigh eile mu ar timchioll; ach rannsaicheamaid ar cridheacha féin le mòr-churam; cothromaicheamaid ar gniomhara a réir lagha

fhiorghloin Iehobhah; thugamaid fa'near gu bheil sinn ag iarraidh bhi foirfe agus coimhlionta 'nar giulan; agus 'nar n-urnuigh ri Dia abradh gach aon againn gu dùrachdach, "Rannsaich mi, a Dhé, agus aithnich mo chridhe; dearbh mi agus tuig mo smuainte. Agus amhairc am bheil slighe olc air bith annam, agus treòraich mi anns an t-slighe shiorruidh." Gluaiseamaid air an dòigh so, agus an sin saoraidh Dia sinn o chridhe cealgach, agus o theangaidh mhiodalaich; stiùraidh e sinn san t-slighe san còir dhuinn imeachd, agus bheir e fadheoidh sinn a dh'ionnsuidh rìoghachd na glòire.

---

(V.) URNUIGH.

O Thighearn is a Dhia na glòir',
An t-àrd righ mòr os ceann gach sluaigh,
Cia dana ni air t'ainm ro-mhòr
Le bilibh neoghlan bhi a' luaidh!
Na h-aingle 's àirde rinneadh leat,
Cia lag an neart! 's cia dall an iùl!
Cia aineolach air t'oibribh mòr!
'S cia goirid air do ghlòir an cliu!

Am beachd do shùile fiorghloin féin,
Cha'n 'eil na reulta 's àirde glan:
'S cha'n 'eil na h-aingle 's naomha 'n gloir,
An làthair do mhòrachd-sa gun smal.
Ach, O an dean thu d'ìsleach' féin,
A dh' éisdeachd cnuimheag anns an ùir!

Fuidh stòl do chos a' gabhail tàimh,
'S nach faic ach sgàile bheag do d' ghnùis.

Na lasadh t'fhearg, O Dhé nan dùl,
Am feadh ni mise urnuigh riut :
Mo pheacadh aidicheam a'd' làth'r,
'S an truaill'eachd ghràineil san do thuit.
Mo chiont' tha mar na sléibhtibh mòr' ;
Is leòn iad mi le h-iomadh lot :
Ta m'anam bochd le'n cudthrom brùit
'S o m' shùilibh fàsg nan deura goirt.

Ged fhàs na nèamha dubh le gruaim,
'S mo bhual le tairneanach do neart ;
Ged thilg thu mi gu ifrinn shìos,
Gu siorruidh aidicheam do cheart.
Gidheadh am feud an lasair threun
A sgoilteas as a chéil' an tuil,
Drùghadh orm tre umhlachd Chriosd,
'S mi gabhail dìon a steach fuidh 'fhuil ?

An fhuil a dhìol do cheartas teann,
'Sa dhòirteadh air a' chrann gu làr,
'S ann aisd' tha m' earbsa, O mo righ !
Nach dìt thu m'anam air a sgàth.
Dean m'ionnlad glan, O Dhia na sìth' !
San tobar iocshlaint bhruchd á thaobh ;
A bheir dhomh beatha o an bhàs,
'S o m' thràilleileachd a ni mi saor.

Daingnich mo chreidimh ann a bhàs,
Is beothaich gràdh a'm' chridhe stigh,

Is neartaich mi chum ùmhlachd dha,
An uile àitheantaibh naomh a lagh.
O dean mo phlanndach ann an Criosd,
'S mo chrionach brisidh mach le blàth;
Is bidh gach subhailc 's naomha gleus,
Mar mheas a' lùb mo gheug gu làr.

---

MU DHAOINIBH ALMHARRA.

A mhic mo rùin, chaidh do chuir a dh'ionnsuidh na sgoile chum gu'm faigheadh tu eòlas agus fòghlum, agus gu'm biodh tu air t'àrdachadh chum na h-inbhe sin a dh'orduich Dia fa chomhair a chreutaire reusonta. O eòlas tha sruthadh cuid do na beannachdaibh a's àirde agus a's prìseile a chaidh dheònachadh dhuit. 'Se èolas tha 'g àrdachadh an duine os ceann bheathaiche na macharach, agus a tha deanamh an t-eadar-dhealachadh mòr a ta ri fhaicinn eadar daoine foghluimte agus daoine almharra agus aineolach. Uime sin chum's gu'n tuig thu luach nan sochairean prìseil tha thu a' sealbhachadh, agus gu'm bi thu taingeil dhoibhsan tha toirt cothrom dhuit foghlum fhaghail, beachdaich car aon mhionaid air staid luchdàiteachaidh nan dùthchanna sin far am bheil duibhre aineolais a' gabhail còmhnuidh.

Ged tha e 'na ni iongantach r'a aithris, tha mìltean do chreutaire cho aineolach is nach do dhealbh iad innleachd ni's fearr air son àitecòmhnuidh dhoibh féin, na uamha na carraig, no toll fo'n talamh. Tha cuid do shluagh r'a

fhaotainn a shìneas iad féin air an àilean ghorm 'nuair thig an oidhche orra, agus a choidleas an sin gun chòmhdachadh o'n fhuachd, agus gun dhion o bheathaichibh allta. Tha cuid do shluagh a' teachd beò gun chòmhdachadh air bith air an corp, agus cuid eile a' ceangal craicionn aoin do na beathaichibh a mharbh iad mu'n cuairt d'am meadhon no d'am muineal; agus air an dòigh so a' ruith fiadhaich anns na coilltibh.

Cha'n 'eil na daoine fiadhaich so ro-mhodhail mu thimchioll an itheannaich, no ro-chùramach chum lòn a sholair fa chomhair an droch là. Tha iad am bitheanta a' teachd beò air luibhibh na macharach agus air meas fiadhaich, —air iasg a ta iad a' glacadh sna sruthannaibh uisge, agus air sithionn a ta iad a' marbhadh sna coilltibh agus sna monaidhibh timchioll orra. Air feadh an t-samhraidh glacaidh iad pailteas a shàsuchadh uireasbhuidh an nàduir, ach air feadh a' gheamhraidh tha iad gu minic a' bàsachadh le gorta. Ann an cuid do dhùthchannaibh cha'n 'eil iad a' dragh ri'm biadh a dheasachadh le teine, ach ithidh iad an fheoil agus an t-iasg amh. Cho luath 'sa mharbhas iad beathach air bith, grad-shùgaidh iad an fhuil as, agus òlaidh iad i. Ithidh iad luchaidh, radain, agus beathaichean gràineil eile; agus air uairibh marbhaidh iad na priosanaich a ghlac iad an cogadh, agus thig iad beò orra.

Tha an diadhachd, am modhanna, agus an

caithe-beatha ro bhrùideil agus aineolach. Air dhoibh bhi gun eòlas air an Dia bheò, tha iad ag aoradh do'n ghréin, agus do'n ghealaich,—do stocaibh agus do chlachaibh na macharach; agus tha an aoradh agus an urnuighean ag éirigh cha'n ann o ghràdh, ach o eagal agus o bhall-chrith roimh na h-ìodholaibh do'm bheil iad a' strìochdadh. 'Nuair thig gorta no plàigh 'nam measg, tha iad am barail gu bheil an diathan an corruich riu, agus chum na corruich so philltinn air falbh ìobraidh iad air uairibh eadhon am mic agus an nigheana air an altairibh fuileachdach. Anns na talmhannaibh shios tha iodhola mòra aca a ta iad a' giulan air carbadaibh, agus chum meas agus urram a thoirt doibh, tilgidh cuid do na creutairibh truagha tha 'g aoradh dhoibh iad féin sìos fo rothaibh nan carbad gus am bruthar gu bàs iad. Loisgidh mnathan iad féin gu minic air cruach-adhlacaidh an daoine. Cuiridh pàrantan an naoidheana òga gu bàs ma dhiultas iad a' chioch a dheothail, no ma their an druidhean agus an luchd-fiosachd riu gu'n d'rugadh iad air là mi-shealbhar. Agus air an làimh eile cuiridh clann am pàrantan gu bàs 'nuair tha iad a' teachd gu bhi breòite, anmhunn, agus eu-comasach air iad féin eiridinn.

A mhic mo rùin, 'nuair a smuainicheas tu air staid nan creutaire diblidh agus aineolach so, smuainich mar an ceudna air na nithibh mòra a rinn Dia air do shonsa ann an cuibhrionn ni's

fearr a thabhairt duit; agus cuir an céill le gràdh agus taingeileachd spioraid feartan cumhachdach an Ti sin a ghairm á dorchadas thu chum a sholuis iongantaich féin. Thoir cliu agus moladh dha a chionn nach d'orduich e do chrannchur dhuit ann an ionadaibh dorcha na talmhainn; agus nach d' fhàg e thu a'd' chreich do aineolas, do fhòirneirt, agus do na seòlannaibh gràineil sin tha deanamh an duine ni's isle, agus ni's brùideile na beathaiche na macharach. Coimeas do bheatha féin ri beatha nan daoine aineolach a ta gun Dia agus gun dòchas, agus foghlum bhi taingeil. Thoir buidheachas *Dhasan* a dh'fhàg mòran do'n t-saoghal ann an duibhre an dorchadais, ach a thug air Grian na fireantachd soillseachadh ortsa, agus a thug air dol mach na maidne agus an fheasgair gairdeachas a dheanamh os do cheann. Agus ann ad urnuigh ri Dia moch agus anmoch, guidh gu'm fuadaicheadh e air falbh aineolas nan cinneach a ta fathasd ann an sgàile a' bhàis, gu'n craobh-sgaoileadh e eòlas Chriosd air feadh gach earrann do'n domhain, agus gu'n tugadh e gach creutair cruthaichte o éirigh gu ruig luidhe na gréine, chum eòlas a ghabhail air féin, agus air an Tighearn Iosa Criosd.

---

## (X.) TURUS GHAIRBH AGUS DHUAIL.

Dh'imich Garbh mac Stairn agus Dual a dh' fhaicinn Fhinn agus a threun fheara colg-

ach, iomraiteach ann an gnìomharaibh arm. Bha Fionn san àm sin 'na thigheadas samhraidh am Buchanti. 'Nan turus d'a ionnsuidh ; ghabh iad beachd air gach gleann agus faoin mhonadh, air gach allt agus caol choirean. Ghabh iad sgeul do gach coisiche agus gach fear a thachair 'nan còir. Ann an gleann nan cuach agus nan lon, chunnaic iad bùth taobh sruthain ; chaidh iad a steach ; dh'iarr iad deoch. Dh' éirich ribhinn a b' àluinn snuadh a dh' fhàilteachadh an turuis le sìth. Thug i biadh dhoibh r'a itheadh, dibhe r'a òl ; agus dh' iarr i an sgeul le cainnt thlà. Bhuail gaol o a sùil an Garbh borb, agus dh' innis e cia as doibh. "Thàinig sinn o thìr nan crann, far an lionmhor sonn ;—mac righ Lochlainn mise—m'ainm Garbh, nam b'àill leat ;—esan Dual, o thìr nam beann, a thuinich an Albainn o thuath ;—a ghabhail cairdeis gun sgàth agus aoidheachd o'n àrd-righ Fionn ; sud fàth ar turuis, a chiabh na maise ;—ciod am bealach am buail sinn ? Seòl ar cos gu teach Fhinn, bi dhuinn mar iùl, is gabh duais."

"Duais cha do ghabh mi riamh," ars' an nighean bu bhlàithe sùil 's bu deirge gruaidh ; "cha b'e sud àbhaist Theadhaich nam beann éilde, 'gam bu lionmhor dàimheach 'na thalla —'gam bu tric tathaich o thuath ;—ni mise dhuibh iùl."

Gu gleann-sìth tharladh na fir ; gleann an tric guth féidh is loin ; gleann nan glas charn

is nan scor; gleann nan sruth ri uisge 's gaoith. Thachair orra buaghar bhò, is rinn dhoibh iùl; thug dhoibh sgeul air dùthaich nan creag, air fir agus air mnaibh, air fàs shliabh agus charn, air neart feachd, air rian nan arm, air miann slòigh, agus air craobh-thuinnidh nam Fiann.

---

## AN TREAS EARRANN.

### AN TUATHANACH AGUS AM MADADH.

Chaidh tuathanach air là àraidh a mach do'n achadh a charadh bearn ann am balla; agus air dha philltinn fhuair e a' chreadhal san d' fhàg e a leanabh 'na chodal air a tilgeadh bun os ceann, an t-eudach a bha mu'n cuairt da reubtadh agus dearg le fuil, agus am madadh a bha gleidheadh an tighe 'na luidhe làimh ris a' chreadhal agus a cheann còmhdaichte le fuil mar an ceudna. Smuainich an tuathanach gu'n do mharbh an madadh an leanabh, agus 'na corruich thog e tuatha a bha 'na làimh agus chuir e an t-eanchainn as. Ach air dha a' chreadhal a thionndadh fhuair e an leanabh slàn beò, agus nathair mhòr 'na luidhe air an urlar, a mharbh am madadh 'nuair thug i ordhearp air streapadh ris a' chreadhal. Chunnaic an tuathanach a nis amaideachd a

dheanadais: thug e fa'near gu'n do theasairg am madadh dìleas agus tairis beatha an leinibh, agus gu'm b'e a dhleasdanas bhi ro thaingeil da, an àit a chur gu bàs ann an corruich agus ann am fraoch feirge.

Tha an sgeul so a' teagasg dhuinn gu bheil esan a ta toirt sréin d'a chorruich an còmhnuidh buailteach do mhearachd, agus gu bheil e ealamh air an ni sin a dheanamh a chuireas campar air an déigh làimh.

---

AN TUATHANACH AGUS AM FEAR-LAGHA.

Thàinig tuathanach a dh'ionnsuidh fear-lagha àraidh bu choimhearsnach da, ag aithris gu'n robh e ro-dhoilich air son sgiorradh a dh' éirich do aon d'a spreidh. Chaidh damh leatsa, thubhairt an tuathanach, a mharbhadh le droch tharbh a bhuineas dhomhsa, agus b' àill leam fios fhaotainn ciod a dhìolas mi dhuit air a shon. Tha thu do dhuine còir agus cothromach, thubhairt am fear-lagha, agus air an aobhar sin tha mi am barail nach meas thu e 'na ni cruaidh aon do d' dhaimh féin a thoirt domh 'na àite. Tha sin ro-cheart, ars' an tuathanach; ach ciod a thubhairt mi? Chaidh mi gu tur mearachd, oir is e tarbh leatsa a mharbh damh leamsa, agus uime sin tha mi am barail a réir do bhreith féin gu'n toir thu dhomh damh eile 'na àite. Tha sin ag atharrachadh na cùise, thubhairt am fear-lagha; feumaidh mi fiosrachadh mu thimchioll a'

ghnothuich so, agus ma thachair.—Agus *ma thachair*, thubhairt an tuathanach; tha mi faicinn gu'm biodh an gnothuch air a chur gu taice gun agadh air bith nam biodh tusa cho deas gu ceartas a dheanamh do shluagh eile is a ta thu gu ceartas a dheanamh dhuit féin.

---

### AN TUATHANACH AGUS A MHIC.

'Nuair a chunnaic seann tuathanach beartach gu'n robh a shlàinte air fàilinn, agus e féin a' dlùthachadh ri 'chrìch dheireannaich, ghairm e a chuid mac gu taobh a leapach. Mo chlann ghràdhach, thubhairt an duine euslaint riu, tha mise nis fagus do'n bhàs, agus is e mo chomhairle dheireannach dhuibh gun sibh a dhealachadh ris an fhearann so a bha aig ar teaghlach o cheann sè fichead bliadhna air ais: oir, gu ni diomhair, a chuala mi o m' athair, fhoillseachadh dhuibh, tha ionmhas air fholach ann an ionad éigin do'n fhearann, ged nach d' fhuair mise riamh a mach ciod an t-àite dheth. Co luath 'sa ghiulainear an t-arbhar bhàrr an achaidh, na caomhnaibh saothair air bith 'ga iarraidh, oir tha fios cinnteach agam nach bi 'ur saothair an diomhain.

Cha bu luaithe a chaidh an seann duine a thasgaidh san uaigh, agus a thàinig an t-àm a dh'ainmich e na thòisich a mhic air an talamh a ruamhar. Thionndaidh iad gach troidh do'n achadh le mòr-churam; agus ged nach d' fhuair iad an t-ionmhas a bha iad ag iarraidh

gidheadh thug am fearann a mach mòran tuille toraidh na thug fearann an coimhearsnaich. Aig ceann na bliadhna 'nuair bha iad a' cunntadh am buannachd mhòr, thubhairt aon diubh bu gheire na càch, Cuiridh mi geall gur e so an t-ionmhas a bha ar n-athair a' ciallachadh. Tha aon ni cinnteach, agus mhothaich sinn e 'nar fiosrachadh féin, gu bheil saothair 'na ionmhas agus 'na bhuannachd, agus gu'n dean làmh nan dichiollach an còmhnuidh beartach.

---

### AN T-EACH.

Tha an t-each an dà chuid 'na ainmhidh maiseach agus 'na sheirbhiseach feumail do'n duine. San dùthaich so tha na h-eich soirbh agus tigheil, ach ann an dùthchaibh eile tha iad fàs fiadhaich agus a' falbh cuideachd 'nan iomanaibh mòra. Chithear air uairibh ceithir no cùig ceud diubh ag ionaltradh san aon achadh. Tha iad ro-sgàthach mu thimchioll an duine, agus air an aobhar sin, 'nuair théid iad a dh' ionaltradh, cuiridh iad aon do an àireamh air freiceadan, chum 's nach leig e le neach air bith teachd an an-fhios an còir doibh. Ma chi am freiceadan duine air bith teachd am fagus do'n treud, théid e gu dàna 'na chomhdail, agus gabhaidh e beachd air. Ma philleas an duine air slighe eile tha gach ni ceart; ach ma dhlùthaicheas e ris an treud, bheir am freiceadan caismeachd dhoibh le

'shrannraich, agus an sin togaidh iad orra agus falbhaidh iad 'nan cruaidh-ruith as an rathad.

Ged tha na h-eich so luath agus fiadhaich, tha mòran diubh air an glacadh le innleachd an duine. Tha seòl aig air lub-rithe a thilgeadh m'am muineal, agus m an cosaibh, agus air an dòigh so tha e gan ribeadh agus a' deanamh greim orra. 'Nuair théid aon diubh a ribeadh ceanglar e ri craoibh no ri post làidir air bith, agus fàgar an sin e car dà là gun bhiadh gun deoch. Aig ceann na h-aimsir sin tha e fàs fann agus so-riaghladh, agus an sin tha e air fhuasgladh o'n chraoibh,—air a thoirt dachaidh dh' ionnsuidh pàilliuin an neach a ghlac e, agus le caoimhneas agus deadh eiridinn tha e ann an ùine ghoirid a' fàs cho soirbh ris na h-eich a ta againn san dhùthaich so.

Ann am fàsach Arabia gheibhear na h-eich a's maisiche agus a's grinn a ta san saoghal. Tha iad cho luath agus cho eòlach is nach 'eil e furasd greim a dheanamh orra. 'Nuair théid an t-Arabach g'an sealgadh cuiridh e inneal-glacaidh am folach sa' ghaineamh, agus bheir e oidhearp air an ruagadh a dh' ionnsuidh an àite a shonraich e air an son. Ma théid aon diubh an sàs san inneal-ghlacaidh an sin thig an sealgair gu dlùth 'na dhàil chum a mharbhadh, (oir tha na h-eich so air dhoibh bhi òg air am meas 'nan deadh bhiadh,) no chum a ghleidheadh gu marcachd agus gus gach obair eile a ta air a chur fa chomhair. Cha'n 'eil an

t-Arabach a's aimbeartaiche as eugmhais aon do na h-eich so. Cha bhuail se e ach ro ainmig. Labhraidh e gu caomhneil ris, agus gabhaidh e mòr-churam deth amhuil a dheanadh e d'a charaid. Air an dòigh so tha an t-each a' fàs suas mar aon do'n teaghlach, agus tha e mu dheireadh cho soirbh is gu'n cluich a' chlann m'a mhuineal agus mu'n cuairt da, mar a dheanadh iad mu'n cuairt do mhadadh.

Do'n fhear-fearainn tha an t-each 'na ainmhidh ro-fheumail. 'S ann leis tha e ag àr an talmhainn, agus a' deanamh gach ni a bhuineas do thuathanachas; agus as eugmhais cha b' urrainn e leth na h-oibre a ta an taice ris a choimhlionadh. Tha an t-each ro-iomchuidh gu marcachd: siubhlaidh e ro-luath, agus giulainidh e eallach mhòr astar fad mu'm bi e air a sgìtheachadh. Tha e mar an ceudna 'na ainmhidh glic agus so-theagasg; ma bhitheas a shealbhadair caoimhneil ris, bithidh toil aig dha, agus ni e gach ni a's urrainn da air a shon. A thuilleadh air obair tuathanachais tha an t-each air iunnsachadh gu cogadh, agus tha e féin agus a mharcach air uairibh a' deanamh mòr-sgathadh sa' chomhraig,—gu h-àraidh 'nuair a bhriseas iad sìos sreathan an naimhdean agus a chuireas iad an ruaig orra.

Ann an leabhar Iob tha e air a ràdh mu thimchioll an eich-chogaidh, " An d' thug thusa a neart da? an d' eudaich thu a mhuineal le tairneanaich? An dean thu gealtach e

mar an leumnach-uaine? is uamhasach glòir a chuinneine. Bùraichidh e le 'chois anns a' ghleann, agus ni e gairdeachas 'na neart: théid e air aghaidh an coinneamh an airm. Ni e magadh air eagal, agus cha bhi uamhunn air, agus cha phill e air ais o fhaobhar a' chlaidheimh. Ni am balg-saighead torman 'na aghaidh, an t-sleagh loinreach agus an gath. Le gairge agus feirg cladhaichidh e an talamh; agus cha chreid e gur i fuaim na tiompaid a ta ann. Am meadhon fuaim na trompaid their e, Ha, ha! agus fad as gabhaidh e fàile a' chatha, tairneanaich nan ceannard agus na h-iolaich."

---

AN LEOMHAN.

Tha an leòmhan treun agus cumhachdach os ceann gach beathach eile, ionnus gu'm feudar a ràdh gur righ e san dìthreabh. Siubhlaidh e gu h-uaibhreach troimh gach tiugh-choill agus feadh gach àrd-mhonadh, saor o cheannsal agus o eagal. 'Nuair a bheuchdas e, agus a cho'-fhreagras mac-talla nan creag, tha an toirm mòr agus uamhasach mar thoirm tairneanaich; agus 'nuair a chluinneas beathaiche eile nan coill i, teichidh iad roimh le h-eagal agus le ball-chrith. Tha cumadh an leòmhain ro-dheas, a' nochdadh a spionnadh agus a luathas; agus tha an dà chuid misneach agus mòralachd r'am faicinn 'na ghnùis. Tha 'aghaidh leathan agus a shealladh uaibhreach:—tha a shùilean dearg,

agus 'nuair a chuirear fearg air, lasaidh iad cosmhuil ri teine; tha a dhath ciar-bhuidhe, agus am bitheanta tha e ochd troidhean air fad agus ceithir troidhean air àirde.

Cha'n 'eil sealladh an leòmhain maith san là, agus air an aobhar sin 'se a' mhaduinn, no am feasgar, no druim na h-oidhche is docha leis gu dol an tòir air creich. 'Nuair thig e dlùth d'a chobhartaich, grad-leumaidh e oirre, agus reubaidh e i 'na bloighdibh le 'fhiaclaibh. Am bitheanta roghnaichidh e 'àite-tuinnidh dlùth do shruth uisge, no aig bruaich aimhne, far am bi comas aige teachd gun fhios air na fiadhbheathaichibh a bhios tathaich an sin chum an ìota a chasgadh.

Tha'n leòmhan àrd-inntineach agus uaibhreach 'na ghné; dìleas agus caoimhneil mur cuirear corruich air, no mur bi e air a theannadh le ocras. Air dha earbsa bhi aige á threise féin, amhaircidh e le tàir air a naimhdibh gu h-iomlan. Gidheadh ni an Tiger comhrag ris, agus air uairibh feudaidh e tachairt gu'm buadhaich e air, gu h-àraidh ma bhitheas an leòmhan òg no fann. Is iad na h-ionada is teoithe do Asia agus do Africa àite-comhnuidh an leòmhain. Ann an Africa tha e fàs ro-mhòr agus ro-gharg. Siubhlaidh e am fàsach mar ghaisgeach misneachail, agus 'nuair a bheucas e, bheir e air an talamh crith, agus teichidh gach beathach o a làthair.

A' MHUC-MHARA.

Cha'n 'eil cunntas cinnteach againn air beathach air bith a's mò agus a's treise na a' mhuc-mhara. Anns na cuantaibh tuathach tha i a fàs co mòr is gu'n tomhais i tri fichead troidh 'sa deich air fad 'nuair tha i teachd gu a làn-meudachd, agus fichead troidh air leud. Tha cnàimh a peircill ro mhòr, an cumantas o chùig troidhean deug gu fichead troidh air fad, agus o dhà gu tri troidhean mu'n cuairt. 'S ann 'na h-earball tha a spionnadh a' seasamh; agus tha an spionnadh so cho mòr is gu'n cuir i bata no eathar eile 'na sgealbaibh le h-aon bhuille dheth.

Is iongantach an sealladh bhi 'g amharc air na h-iasgairibh a' glacadh na muice-mara. 'Nuair a ruigeas iad an t-àite sin far am bheil dùil aca gu 'm bi an t-iasg so lionmhor, ceanglaidh iad an loingeas ri h-aon do na mill mhòr eighe a ta an còmhnuidh sna fairgibh tuathach, no tilgidh iad mach an acraichean ma thachaireas iad air grunnd gainmheachaidh agus rèidh. Cuiridh iad an sin an innil-glacaidh an ordugh, agus théid iad a mach anns na bàtaichibh beaga air freiceadan a dh' fheuchainn ciod a chi iad. Tha sè bàtaichean an lorg gach loingeis a ta air a gnàthachadh sa' ghnothuch so, agus fa chomhair gach bàta tha sè maraichean chum iomraimh, agus aon fhear-bualaidh aig am bheil sleagh gheur agus fhriolasgach 'na làimh. Ris an t-sleagh so tha cord fada air

a cheangal, agus tha an cord so air fhilleadh le mòr-churam aig deireadh a' bhàta, chum's 'nuair théid an t-sleagh a shathadh san iasg, agus a theicheas e air falbh leatha, gu'n ruith an cord gun phrabadh a mach 'na dhéigh.

'Tha cuid do na h-iasgairibh an còmhnuidh air freiceadan anns na bàtaichibh, astar beag air falbh o'n loingeas; 'nuair chi iad muc-mhara théid iad gu grad an tòir oirre, agus ma's urrainn doibh sàthaidh iad an t-sleagh 'na cliathaich mu'n téid i fodha. Co luath 'sa mhothaicheas a' mhuc-mhara gu bheil i air a bualadh snamhaidh i gu grad air falbh. Air uairibh théid i dìreach fodha gu grunnd na fairge; agus air uairibh eile, air dhi dol beagan fo'n uisge, siubhlaidh i seachad le luathas saighid. Aig ceathramh gach uaire feumaidh i éirigh gu uachdar an uisge chum a h-anail a tharruing; agus an sin tha na maraichean g'a cuairteachadh agus g'a lotadh leis na sleaghaibh, gus am bheil i a' sruthadh fola, agus a' togail cobhair air an uisge le a h-iomairt. 'Nuair a gheibh i bàs tionndaidh i air a druim; agus an sin ceanglaidh na maraichean cuird mu'n cuairt di, tairngidh iad i dh'ionnsuidh na loingeis, no chum na traighe,—gearraidh iad i 'na miribh beaga, agus taisgidh iad suas i ann an soithichibh a ta aca san loingeis fa chomhair a' ghnothuich so. 'Nuair a bhitheas na soithichean làn do bhlonaig na muice-mara pillidh iad dachaidh leis an loingeis.

AN CAMHAL.

Buinidh an camhal do na h-ionadaibh is neothortaiche agus is fiadhaich do Africa. Tha e ro fheumail do luchd-tuineachaidh an àite sin chum am fàsaichean tioram agus gainmheachaidh a shiubhal; agus as 'eugmhais cha b' urrainn doibh còmhnuidh a ghabhail san dìthreabh a ta iad ag àiteachadh. Tha an camhal cho feumail do na h-Arabaich 'sa ta na féidh do mhuinntir Lapland. 'Nuair tha e òg tha 'fheoil taitneach agus beathachail; tha e roiomchuidh air son eallach a ghiulan, agus tha 'fhionna air a dheanamh 'na eudach do'n t-sluagh, agus 'na chòmhdach do na pàilliunaibh sam bheil iad gabhail tàimh.

Chum's gu'n tuig sinn mòr-luach a' chamhail do na h-Arabaich, feumaidh sinn smuaineachadh air dùthaich gun fheur gun uisge,—far am bheil teas na gréine a' tiormachadh suas sùth an talmhainn, agus a' togail iota do-chasgaidh do'n t-sluagh,—far am bheil fàsaichean gaineimh air an sìneadh a mach cho fhad 's a 's urrainn an t-sùil sealltuinn,—agus far nach 'eil luibh ghorm r'a fhaicinn, no ionad-fasgaidh ri fhaotainn o theas agus o thiormachd na gréine. 'Se so nàdur nan àiteacha sin tha na h-Arabaich a' sealbhachadh. Cha'n iongnadh ma ta ged sheall iad air a' chamhal a ta deanamh am beatha so-ghiulan doibh anns na h-ionadaibh fiadhaich so, mar thiodhlac phrìseil o nèamh.

Ann an Arabia, ann am Persia, agus san

Eiphit tha an luchd-ceannachd agus reicidh a' giulan am bathar o dhùthaich gu dùthaich le camhalaibh. Cha'n 'eil ainmhidh air bith a's soirbhe agus a's umhal na'n t-ainmhidh so. Lùbaidh e a ghlùin agus luidhidh e sios gus an luchdaich a mhaighstir e; agus 'nuair a chuirear tuilleadh 'sa chòir do luchd air, gearainidh e gu goirt, ach geillidh e cho fhad 's a's urrainn da. Aig an àm cheudna cumaidh e cuimhne air an an-iochd a nithear air, agus ma ni am fear-greasaidh foirneart air car fada cha bhi e furasd dha mu dheireadh dol as o 'dhioghaltas.

'Nuair bheachdaicheas sinn air dealbh a' chamhail chi sinn gu soilleir gu bheil e air orduchadh agus air a dheanamh iomchuidh fa chomhair nam fàsaichean sam bheil e air àrach. Tha a chosan air an deanamh freagarach air son na slighe tha e siubhal. Cha'n urrainn da falbh air rathad clachach, no e féin a chumail suas air talamh crèachaidh agus fliuch; ach tha crodhan a chosan sonraichte gu greim a ghabhail do'n ghaineamh, agus gu siubhal troimh an dì-threabh thioram agus theth. Ach is e an ni a ta deanamh a' chamhail ro-iomchuidh do na h-Arabaich gu bheil e comasach air astar fad a shiubhal as eugmhais uisge. 'Nuair a thig e gu tobar uisge òlaidh e a dhiol; agus a thuille air sin lionaidh e sporan a ta aige aig iochdar a ghoille, agus as an sporan so tairngidh e beagan is beagan a

fhliuchadh a bhìdh a réir 'fheuma. Leis an innleachd so tha e comasach air siubhal car iomadh là gun uisge a bhlasadh troimh na fàsaichibh sin anns am bàsaicheadh ainmhidh air bith eil a dhìth uisge agus innlinn.

'Nuair a bheachdaicheas sinn air a' chumhachd a chruthaich, agus air a' ghliocas tha riaghladh an domhain,—'nuair a sheallas sinn air an dòigh san deach gach ni a shonrachadh fa chomhair a chrìche féin, agus cia cho freagarach 'sa ta an t-iomlan fa chomhair uireasbhuidh an duine, chi sinn gu bheil na h-uile air an orduchadh ann am maitheas agus an tròcair do chloinn nan daoine. Anns gach earrann do'n domhain gheibhear am meas agus na luibhean tha feumail chum corp an duine a bheathachadh san earrann sin—na h-ainmhidhean tha feumail chum seirbhis a dheanamh dha,—an còmhdach tha feumail 'ga dhìonadh o theas no o fhuachd, agus na nithe sin tha comasach air toil-inntinn a thoirt da agus a bheatha dheanamh taitneach agus so-ghiulan. As eugmhais an Fhéidh cha b'urrainn do mhuinntir Lapland teachd beò anns na dùthchaibh fuar sin a ta air an còmhdachadh le h-eighe agus le sneachd. As eugmhais a' chamhail cha b'urrainn do na h-Arabaich am fàsaichean tioram agus teth a shiubhal ;—agus mur orduicheadh Dia na nithe tha feumail do'n duine anns gach earrann tha e ag àiteachadh bhiodh a bheatha 'na h-eallaich agus 'na trioblaid dha.

AN LEBHIATAN.

Anns na sgrioptuiribh tha iomradh air a dheanamh gu minic air an Lebhiatan ; agus o'n chunntas a ta air a thoirt seachad an sin mu thimchioll tha e soilleir gu'n robh e ro-làidir, iargalt, agus chronail. Cha'n urrainn duinn a ràdh le cinnteas ciod am beathach a ta air a chiallachadh leis an ainmhidh so, oir a ta an t-ainm a nis air a mhùthadh. Tha mòran am barail gur ionnan an Crocodile agus an Lebhiatan, do bhrìgh gu bheil an uile-bheisd so a' cordadh gu mòr ris na nithibh sin a labhair Iob mu thimchioll an Lebhiatain. A réir cunntais luchd-siubhail tha an Crocodile air uairibh deich troidh fichead air fad,—Tha a dhruim air a còmhdachadh le lannaibh air nach druidh ach gann sleagh gheur no peleir guna. Cha phill e air ais o chreutair air bith, agus cha chaomhain e duine no ainmhidh a thig 'na chòir. A thuilleadh air sin thig e beò san uisge agus air talamh, agus tha a spionnadh cho mòr is gu'n tilg e thairis bàta le buille d'a earr.

'Se so cuibhrionn do na nithibh sin a ta air an aithris mu thimchioll a' Chrocodile, agus tha iad a' mìn-chordadh ris a' chunntas sin tha Iob a' toirt air an Lebhiatan anns an aon chaibdeil thar dà fhichead d'a Leabhar, far am bheil e ag ràdh mu thimchioll " Is iad a lannan 'uaill, dùinte suas le chéile mar le seula daingean ; aon air a cur ri h-aon eile, air chor a's nach tig

deò eatorra. Tha iad air an tàthadh ri chéile, tha iad a' dlùth-leantuinn ri chéile agus cha ghabh iad dealachadh. Le a shitrich soillsichidh solus; agus tha a shùilean cosmhuil ri rosgaibh na maidne. As a bheul théid leusan; leumaidh sradan teine a mach. A cuinneanaibh a shròine thig deatach a mach, mar á poit air ghoile no coire. Lasaidh 'anail gual, agus théid lasair a mach as a bheul. 'Na mhuineal còmhnuichidh neart, agus roimhe ruithidh bròn.

Tha filleachan 'fheòla a' leantuinn ri chéile; tha iad daingean annta féin; cha ghabh iad gluasad. Tha a chridhe cruaidh mar chloich, cruaidh eadhon mar chloich-mhuilinn iochdarach.

An uair a thogas se e féin suas bithidh na cumhachdaich fo gheilt: air eagal brisidh glanaidh siad iad féin. Cha seas claidheamh an ti a bheanas ris; an t-sleagh, an gath, no an lùireach. Measaidh e mar choulaich an t-iarunn, mar fhiodh grod an t-umha. Cha toir an t-saighead air teicheadh; 'nan conlaich tionndaidhear leis clachan a' chroinn-tabhuill. Mar chonlaich measar gathan; agus ni e gàire ri crathadh sleagha. Fuidhe tha clacha geura: sgaoilidh e nithe geura air an làthaich. Bheir e air an doimhne bhi air ghoil mar choire: An fhairge ni e mar phoit olaidh-ungaidh. 'Na dhéigh bheir e air a shlighe soillseachadh:

saoilidh neach an t-aigean a bhi liath. Air thalamh cha'n 'eil a shamhuil, a rinneadh as eugmhais eagail. Chi e gach ni àrd : tha e 'na righ os ceann uile chloinne an uabhair."

---

### CUMHACHD AGUS UACHDARANACHD DHE THAR UILE OIBRIBH A LAMH.

Tha e air fhoillseachadh dhuinn sa' Bhiobul 'nuair a thug Iob a chùis an làthair an Tighearna, gu'n do labhair Dia ris as a' chuairtghaoithe, agus gu'n do nochd e dha anmhuinneachd, agus aineolas, agus truaillidheachd a nàduir. Dh' fheuch e dha gu'n robh an dòigh air an deach an saoghal a chruthachadh air tùs an an-fhios air,—gu'n robh e gun eòlas air nàdur nan ainmhidhean a bha 'g ionaltradh air aghaidh na talmhainn, agus as eugmhais neart g'an riaghladh agus g'an cumail suas. Air do Dhia a chumhachd miorbhuileach féin fhoillseachadh do Iob, a réir mar a ta e air a nochdadh 'na uachdaranachd os ceann uile bheathaiche na macharach, thubhairt e ris, "An sealg thusa cobhartach do'n leòmhan bhoirionn, agus an sàsuich thu ciocras nan leòmhan òga ; 'nuair a chrùbas iad 'nan garaidh, a dh'fhanas iad ann an sgàile chum feallfheitheamh ? Cò a sholaireas do'n fhitheach a lòn ? an uair a dh'éigheas an t-àl òg aige ri Dia, théid iad air iomroll a chion bìdh."

“ An aithne dhuitse an t-àm anns am bheir gabhair fhiadhaich na carraig? an toir thu fa’-near c’uin a bheireas na h-eilde laoigh? An urrainn thu na miosan àireamh a choimhlionas iad, agus an aithne dhuit an t-àm anns am beir iad? Cromaidh siad iad féin, beiridh iad an àl, tilgidh iad dhiubh an do-bhròn. Tha an àl an culaidh mhaith, tha iad a’ fàs suas anns na cluanaibh; théid iad a mach, agus cha phill iad d’an ionnsuidh.”

“ Cò a chuir a mach an t-asal fiadhaich saor, agus cò a dh’fhuasgail ceanglaichean an asail fhiadhaich? D’an d’rinn mi a thigh do’n fhàsach, àite-comhnuidh do’n fhearann neo-thorach. Ni e tarcuis air mòr-shluagh a’ bhaile; ri éigheach an fhir-ghreasaidh cha’n éisd e. Rannsaichidh e na sléibhtean chum ionaltraidh, agus siridh e an déigh gach ni uaine. Am bi an t-aon-adharcach toileach air seirbhis a dheanamh dhuit? Am fan e aig do phrasaich? An ceangail thu an t-aon-adharcach le ’chuing anns a’ chlais? No an cliath e na gleanntan a’d’ dhéigh? An earb thu as, a chionn gur mòr a neart? No am fàg thu t’obair dha? An creid thu gu’n aisig e do shiol, agus gu’n cruinnich se e do d’ urlar-bualaidh?”

Au tusa thug sgiathan breagha do na peucagaibh? No sgiathan agus iteach do’n struth; a dh’ fhàgas a h-uibhean san talamh, agus a bhlàthaicheas iad san duslach, agus a dhich-

uimhnicheas gu'm feud cos am bruthadh, no fiadh-bheathach na macharach am briseadh? Cruaidhichear i an aghaidh a h-àlaich, mar nach bu leatha iad: dìomhain tha a saor gun eagal; a chionn gu'n do dhiult Dia dhi gliocas, agus nach do roinn e tuigse rithe."

An sin fhreagair Iob an Tighearn, agus thubhairt e, "Tha fhios agam gur urrainn thusa gach ni dhiubh so a dheanamh, agus nach ceilear smuain air bith ort. Cò esan a cheileas comhairle gun eòlas? Uime sin chuir mi an céill nithe nach do thuig mi; nithe tuille 's iongantach air mo shonsa, nach b'aithne dhomh."

# EARRAINNEAN DO NA SGRIOPTUIRIBH NAOMHA.

## LUCAS.

26 Caib. i.—Agus anns an t-seathamh mìos
chuireadh an t-aingeal Gabriel o Dhia,
gu caithir do Ghalile, d'am b'ainm Nasaret,
27 Dh'ionnsuidh òigh a bha fo cheangal-pòs-
aidh aig fear d'am b'ainm Ioseph, do thigh
Dhaibhidh; agus b'e ainm na h-òigh Muire.
28 Agus air dol a steach do 'n aingeal d'a h-
ionnsuidh, thubhairt e, Fàilte dhuit, o thusa
d'an do nochdadh mòr dheadh-ghean, a ta
an Tighearna maille riut; is beannaichte
29 thu am measg bhan. Agus an uair a chunn-
aic i e, bha i fo thrioblaid inntinn air son a
chainnte, agus a' reusonachadh ciod a' ghnè
30 altach-beatha dh'fheudadh bhi 'n so. Agus
thubhairt an t-aingeal rithe, Na biodh eagal
ort, a Mhuire: oir fhuair thu deadh-ghean
31 o Dhia. Agus feuch, gabhaidh tu a'd'
bhroinn, agus beiridh tu mac, agus bheir
32 thu Iosa mar ainm air. Bithidh e mòr,
agus goirear Mac an Ti a's ro-àirde dheth;
agus bheir an Tighearna Dia dha righ-chai-
33 thir 'athar féin Dhaibhidh. Agus bithidh

e 'na Righ air tigh Iacoib gu bràth, agus
cha bhi crioch air a rìoghachd.
34 Agus thubhairt Muire ris an aingeal,
Cionnus a bhitheas so, do bhrìgh nach 'eil
35 aithne agamsa air duine? Agus fhreagair
an t-aingeal agus thubhairt e rithe, Thig
an Spiorad naomh ort, agus cuiridh cumh-
achd an Ti a's àirde sgàil ort: uime sin
an ni naomh sin a bheirear leat, goirear
36 Mac Dé dheth. Agus, feuch, do bhan-
charaid Elisabet, a ta ise féin torrach air
mac 'na sean aois; agus 's e so an seathadh
mìos dh'ise d'an goirteadh bean neo-thorr-
37 ach. Oir cha 'n'eil ni sam bith do-dheanta
38 do Dhia. Agus thubhairt Muire, Feuch ban-
oglach an Tighearna, biodh e dhomhsa réir
t'fhocail. Agus dh'fhalbh an t-aingeal uaipe.
39 Agus air éirigh do Mhuire sna làithibh
sin, chaidh i le cabhaig do dhùthaich nam
40 beann, gu baile do Iuda. Agus chaidh i
steach do thigh Shechariais, agus chuir i
41 fàilte air Elisabet. Agus tharladh an uair
a chual' Elisabet beannachadh Mhuire, gu'n
do leum an naoidhean 'na broinn: agus
lìonadh Elisabet leis an Spiorad naomh.
42 Agus ghlaodh i mach le guth àrd, agus
thubhairt i, Is beannaichte thu am measg
bhan, agus is beannaichte toradh do bhronn.
43 Agus cionnus a dh'éirich so dhomhsa, gu'n
tigeadh màthair mo Thighearna a m' ionn-
44 suidh. Oir feuch, co luath 's a thàinig

fuaim do bheannachaidh a'm' chluasaibh,
bhriosg an naoidhean le h-aoibhneas ann
45 mo bhroinn. Agus is beannaichte ise a
chreid: oir coimhlionar na nithe a labhradh
rithe leis an Tighearn.
46 Agus thubhairt Muire, A ta m'anam ag
47 àrd-mholadh an Tighearn. Agus a ta mo
spiorad a' deanamh gairdeachais ann an Dia
48 mo Shlànuighear: Do bhrìgh gu'n d'amh-
airc e air staid ìosail a bhanoglaich: oir
feuch, o so suas goiridh gach linn beann-
49 aichte dhiom. Do bhrìgh gu'n d' rirn an
Ti a ta cumhachdach nithe mòra dhomb,
50 agus is naomha 'ainm. Agus a ta a thrò-
cair-san o linn gu linn, do'n dream d'an
51 eagal e. Nochd e neart le 'ghairdean, sgap
e na h-uaibhrich ann an smuaintibh an
52 cridhe féin. Thug e nuas na daoine cumh-
achdach o'n caithrichibh rìoghail, agus dh'-
53 àrdaich e iadsan a bha ìosal. Lìon e'n
dream a bha ocrach le nithibh maithe, agus
chuir e uaith na daoine saoibhir falamh.
54 Rinn e còmhnadh ri Israel 'òglach féin, ann
55 an cuimhneachadh a thròcair. Mar a labh-
air e r'ar n-aithrichibh, do Abraham agus
d'a shliochd gu bràth.

---

1 CAIB. II.—Agus tharladh sna làithibh
sin, gu'n deachaidh ordugh a mach o Cheas-
ar Augustus, an domhan uile a mheas.
2 (Agus rinneadh an ceud mheas so 'nuair a

bha Cirenius 'na uachdaran air Siria.)
3 Agus chaidh iad uile chum a bhi air am
meas, gach aon fa leth d'a bhaile féin.
4 Agus chaidh Ioseph mar an ceudna suas
o Ghalile, á baile Nasaret, do Iudea gu
baile Dhaibhidh d'an goirear Bet-lehem,
(do bhrìgh gu'n robh e do thigh agus do
5 shliochd Dhaibhidh,) chum gu biodh e air
a mheas maille ri Muire a bha fo cheangal
6 pòsaidh dha, agus i mòr-thorrach. Agus
tharladh, am feadh a bha iad an sin, gu'n
do choimhlionadh làithean a h-inbhe, chum
7 i bhi air a h-aisead. Agus rug i a ceud
ghin mic, agus phaisg i e ann am brat-
speilidh, agus chuir i 'na luidhe am prasaich
e, do bhrìgh nach robh àit aca san tigh-òsda.
8 Agus bha anns an dùthaich sin buach-
aillean a' fantuinn a muigh, agus a' dean-
9 amh faire-oidhche air an treud. Agus,
feuch, thàinig aingeal an Tighearn orra,
agus dhealraich glòir an Tighearna mu'n
10 timchioll; agus ghabh iad eagal mòr. Agus
thubhairt an t-aingeal riu, Na biodh eagal
oirbh: oir feuch, a ta mi 'g innseadh dhuibh
deadh sgéil mhòir aoibhneis, a bhitheas
11 do'n uile shluagh: Oir rugadh dhuibh an
diugh Slànuighear, ann an caithir Dhaibh-
12 idh, neach is e Criosd an Tighearn. Agus
bithidh so 'na chomhara dhuibh: Gheibh
sibh an naoidhean paisgte ann am brat-
13 speilidh, 'na luidhe am prasaich. Agus air

ball bha maille ris an aingeal cuideachd mhòr
do armailtibh nèimh, a' moladh Dhé, agus
14 ag ràdh, Glòir do Dhia anns na h-àrd-
aibh, agus air talamh sìth, deadh-ghean do
15 dhaoinibh. Agus tharladh, 'nuair a dh'-
fhalbh na h-aingil uatha do nèamh, gu'n
dubhairt na buachaillean r'a chéile, Ra-
chamaid a nis eadhon do Bhetlehem, agus
faiceamaid an ni so a rinneadh, a dh'fhoill-
16 sich an Tighearna dhuinne. Agus thài-
nig iad gu grad, agus fhuair iad Muire
agus Ioseph, agus an leanabh 'na luidhe
17 sa' phrasaich. Agus 'nuair a chunnaic iad
sin, dh'aithris iad an ni a dh'innseadh dhoibh
mu thimchioll an leinibh so.

---

## MARCUS.

1 Caib. i.—Toiseach Soisgeil Iosa Criosd
2 Mhic Dhé: A réir mar a ta e sgrìobhta
anns na fàidhibh, Feuch, cuiream mo theach-
daire roimh do ghnùis, a dh'ulluicheas do
3 shlighe romhad. Guth an ti a dh'éigheas
anns an fhàsach, Ulluichibh slighe an Tigh-
4 earna, deanaibh a cheumanna dìreach. Bha
Eoin a' baisteadh anns an fhàsach, agus a'
searmonachadh baistidh an aithreachais,
5 chum maitheanais pheacanna. Agus chaidh
a mach d'a ionnsuidh tìr Iudea uile, agus
luchd-àiteachaidh Ierusaleim, agus bhaist-
eadh leis iad uile ann an amhainn Iordain,
ag aideachadh am peacanna.

6 Agus bha Eoin air eudachadh le fionna
chàmhal, agus crios leathair m'a leasraidh:
agus bu bhiadh dha locuist agus mil fhiadh-
7 aich. Agus shearmonaich e, ag ràdh, A
ta neach a' teachd a'm' dhéigh a's cumh-
achdaiche na mise, neach nach airidh mise
air cromadh sìos agus barr-iall a bhròg
8 fhuasgladh. Bhaist mise gu dearbh sibh
le h-uisge: ach baistidh esan sibh leis an
9 Spiorad Naomh. Agus tharladh anns na
làithibh sin, gu'n d'thàinig Iosa o Nasaret
Ghalile, agus bhaisteadh e le h-Eoin ann an
10 Iordan. Agus air ball an uair a chaidh e
suas as an uisge, chunnaic e na nèamhan air
am fosgladh, agus an Spiorad mar choluman
11 a' teachd a nuas air. Agus thàinig guth o
nèamh, ag ràdh, Is tusa mo Mhac gràdhach,
am bheil mo mhòr thlachd.

---

## LUCAS.

20 Caib vi.—Agus thog Iosa suas a shùilean
air a dheisciobluibh, agus thubhairt e, Is
beannaichte sibhse a ta bochd: oir is libh
21 rioghachd Dhé. Is beannaichte sibhse ta
ocrach a nis: sàsuichear sibh. Is beann-
aichte sibhse ta caoidh a nis: oir gàiridh
22 sibh. Is beannaichte sibh 'nuair a bheir
daoine fuath dhuibh, agus a chuireas iad
as an cuideachd sibh, agus a bheir iad
cainnt mhaslach dhuibh, agus a thilgeas

iad a mach bhur n-ainm mar olc, air son
23 Mhic an duine. Deanaibh-sa gairdeachas
san là sin, agus leumaibh le h-aoibhneas:
oir feuch, is mòr bhur duais air nèamh:
oir is ann mar sin a rinn an aithriche air
24 na fàidhibh. Ach is an-aoibhinn duibhse
ta saoibhir; oir fhuair sibh bhur sòlas.
25 Is an-aoibhinn duibhse ta sàitheach: oir
bithidh ocras oirbh. Is an-aoibhinn duibhse
ta gàireachdaich a nis; oir ni sibh bròn a-
26 gus gul. Is an-aoibhinn duibhse 'nuair a
labhras daoine maith umaibh: oir is ann
mar sin a rinn an aithriche ris na fàidhibh
27 bréige. Ach a deirim ribhse ta 'g éisd-
eachd, Gràdhaichibh bhur naimhde, dean-
aibh maith orrasan le'm fuathach sibh:
28 Beannaichibh iadsan a ta 'gur mallach-
adh, agus deanaibh urnuigh air son na
muinntir a ta buntuinn gu naimhdeil ribh.
29 Ris an ti a bhuaileas tu air aon ghial, cum
an gial eile; agus do'n ti a bheir t'fhall-
uing dhiot, na bac do chòta mar an ceud-
30 na. Tabhair do gach neach a dh'iarras
ort; agus o'n neach a bheir uait do mhaoin,
31 na iarr air ais i. Agus mar a b'àill libh
daoine dheanamh dhuibh, deanaibhse mar
32 an ceudna dhoibh-san. Oir ma ghràdh-
aicheas sibh iadsan aig am bheil gràdh
dhuibh, ciod am buidheachas a ta agaibh?
oir gràdhaichidh peacaich féin an dream
33 aig am bheil gràdh dhoibh. Agus ma ni

sibh maith do'n mhuinntir a ni maith dhuibh,
ciod am buidheachas a ta agaibh? oir ni
peacaich an ni so féin mar an ceudna.
34 Agus ma bheir sibh iasachd dhoibhsan o'm
bheil dùil agaibh ri fhaotainn a rìs, ciod
am buidheachas a ta agaibh? oir bheir
peacaich féin iasachd do pheacachaibh,
chum's gu'm faigh iad uiread a rìs.
35 Ach gràdhaichibhse bhur naimhde, agus
deanaibh maith, agus thugaibh iasachd, gun
dùil a bhi agaibh ri ni sam bith 'na éiric:
agus bithidh bhur duais mòr, agus bithidh
sibh 'nur cloinn do'n Ti a's àirde; oir a ta
esan tabhartach dhoibhsan a ta mi-thaingeal
36 agus olc. Bithibhse uime sin tròcaireach,
37 mar a ta bhur n-Athair tròcaireach. Agus
na tugaibh breth, agus cha toirear breth
oirbh: na dìtibh, agus cha dìtear sibh;
thugaibh maitheanas, agus bheirear maith-
38 eanas dhuibh. Thugaibh uaibh, agus
bheirear dhuibh; deadh thomhas, air a
gheinneadh, agus air a chrathadh ri chéile,
agus a' cur thairis, bheir daoine ann bhur
n-uchd; oir leis an tomhas le'n tomhais
sibh, tomhaisear dhuibh a rìs.

---

1 Caib. xi.—Agus tharladh air dha bhi
ann an ionad àraidh ri h-urnuigh, 'nuair
a sguir e, gu'n dubhairt neach àraidh d'a
dheisciobluibh ris, A Thighearna, teagaisg
dhuinne urnuigh dheanamh, mar a theag-

2 aisg Eoin d'a dheisciobluibh féin. Agus
thubhairt e riu, 'Nuair a ni sibh urnuigh,
abraibh, Ar n-Athair a ta air nèamh, Gu
naomhaichear t'ainm. Thigeadh do rìogh-
3 achd. Deanar do thoil, mar air nèamh,
gu ma h-amhluidh sin air thalamh. Tabh-
air dhuinn o là gu là ar n-aran lathail.
4 Agus maith dhuinn ar peacanna: oir a ta
sinne féin a' maitheadh do gach aon air
am bheil fiachan againn. Agus na leig
ann am buaireadh sinn, ach saor sinn o'n olc.
5 Agus thubhairt e riu, Cò agaibhse aig
am bi caraid, agus a théid d'a ionnsuidh
air meadhon-oidhche, agus a their ris,
A charaid, thoir dhomh tri builinnean air
6 iasachd; Oir thàinig caraid dhomh a m'
ionnsuidh as a shlighe, agus cha'n 'eil ni
7 agam a chuireas mi 'na làthair. Agus
gu'm freagair esan o'n taobh a stigh agus
gu'n abair e, Na cuir dragh orm: tha 'n
dorus a nis air a dhùnadh, agus tha mo
chlann maille rium san leabaidh; cha'n
8 fhaigh mi éirigh agus an toirt duit. A ta
mi ràdh ribh, ged nach éirich e agus nach
toir e dha, air son gur e 'charaid e; gidh-
eadh air son a liosdachd, éiridh e agus
bheir e dha mheud 's a ta dh'uireasbhuidh
air.
9 Agus a ta mise ràdh ribh, Iarraibh, agus
bheirear dhuibh: siribh, agus gheibh sibh:
buailibh an dorus, agus fosgailear dhuibh.

10 Oir gach neach a dh'iarras, glacaidh e:
agus an ti a shireas, gheibh e: agus do'n
11 ti a bhuaileas, fosgailear. Ma dh'iarras
mac aran air aon neach agaibhse ta 'na
athair, an toir e dha clach? no ma dh'iarr-
as e iasg, an toir e nathair dha an àit éisg?
12 No ma dh'iarras e ubh, an toir e scorpion
13 da. Air an aobhar sin ma 's aithne dhuibh-
se a ta olc, tiodhlacan maithe a thoirt d'ur
cloinn, nach mòr is mò na sin a bheir bhur
n-Athair nèamhaidh an Spiorad naomh
dhoibhsan a dh'iarras air e?

## EOIN.

1 CAIB. III.—Agus bha duine do na Phair-
isich, d'am b'ainm Nicodemus, a bha na
2 uachdaran air na h-Iudhaich: Thàinig
esan chum Iosa san oidhche, agus thubhairt
e ris, A mhaighstir, tha fhios againn gur
fear-teagaisg thu a thàinig o Dhia: oir cha'n
urrainn duine air bith na mìorbhuile so
dheanamh a ta thusa a' deanamh, mur bi
3 Dia maille ris. Fhreagair Iosa agus thubh-
airt e ris. Gu deimhin deimhin a ta mi ag
ràdh riut, mur beirear duine a rìs, nach feud
4 e rìoghachd Dhé fhaicinn. Thubhairt Nico-
demus ris, Cionnus a dh'fheudas duine bhi
air a bhreith 'nuair a ta e aosda? am bheil
e comasach air dol a stigh an dara uair do
bhroinn a mhàthar, agus a bhi air a
5 bhreith? Fhreagair Iosa Gu deimhin

deimhin a ta mi ag ràdh riut, mur bi duine
air a bhreith o uisge, agus o'n Spiorad, cha'n
urrainn e dol a steach do rìoghachd Dhé.
6 An ni sin a ta air a bhreith o'n fheoil, is
feoil e; agus an ni sin a ta air a bhreith o'n
7 Spiorad, is spiorad e. Na gabh iongantas
gu 'n dubhairt mi riut, Is éigin duibh bhi
8 air bhur breith a rìs. Tha a' ghaoth a'
séideadh far an àill leatha, agus tha thu a'
cluinntinn a fuaim, ach cha 'n'eil fhios agad
cia as a tha i teachd, no c' àit a tha i dol:
is ann mar sin a tha gach neach a tha air a
bhreith o'n Spiorad.
9 Fhreagair Nicodemus agus thubhairt e
ris, Cionnus a dh'fheudas na nithe so bhi?
10 Fhreagair Iosa agus thubhairt e ris, Am
bheil thusa a'd' fhear-teagaisg Israeil, agus
11 nach aithne dhuit na nithe so? Gu deimhin
deimhin a ta mi ag ràdh riut, gu bheil sinne
a' labhairt an ni a's fios duinn, agus a' toirt
fianuis air an ni sin a chunnaic sinn; agus
12 cha ghabh sibhse ar fianuis. Ma dh'innis
mi dhuibh nithe talmhaidh, agus nach creid
sibh, cionnus a chreideas sibh ma dh'innseas
13 mi dhuibh nithe nèamhaidh? Agus cha
deachaidh aon neach suas do nèamh, ach
an ti a thàinig a nuas o nèamh, Mac an
14 duine a ta air nèamh. Agus mar a thog
Maois suas an nathair san fhàsach, is ann mar
sin is éigin do Mhac an duine bhi air a
15 thogail suas · Chum's ge b'e neach a chreid-

eas ann, nach sgriosar e, ach gu'm bi a'
bheatha mhaireannach aige.
16 Oir is ann mar sin a ghràdhaich Dia an
saoghal, gu'n d'thug e aon-ghin Mhic féin,
chum's ge b'e neach a chreideas ann, nach
sgriosar e, ach gu'm bi a' bheatha shiorr-
17 uidh aige. Oir cha do chuir Dia a Mhac
do'n t-saoghal, chum gu'n dìteadh e 'n
saoghal, ach a chum gu'm biodh an saogh-
18 al air a shaoradh trìdsan. An ti a chreid-
eas ann, cha dìtear e? ach an ti nach creid,
tha e air a dhìteadh cheana, chionn nach
do chreid e an ainm aoin-ghin Mhic Dhé.
19 Agus is e so an dìteadh, gu'n d' thàinig an
solus do'n t-saoghal, agus gu'n do ghràdh-
aich daoine an dorchadas ni's mò na'n solus,
a chionn gu'n robh an gnìomharan olc.
20 Oir gach neach a ta deanamh uilc, tha e toirt
fuath do'n t-solus, agus cha 'n'eil e teachd
chum an t-soluis, air eagal gu'm biodh
21 'oibre air an cronachadh. Ach an ti a ni 'n
fhìrinn, thig e chum an t-soluis, chum's
gu'm bi 'oibre follaiseach, gur ann an Dia
a rinneadh iad.

---

25 Caib. x.—Fhreagair Iosa iad, Dh'innis
mi dhuibh, agus cha do chreid sibh? na
h-oibre a ta mi deanamh an ainm m'Athar,
tha iad sin a' toirt fianuis mu m' thimchioll.
26 Ach cha 'n'eil sibhse a' creidsinn; oir cha'n
ann do m' chaoraich sibh, mar thubhairt

27 mi ribh. Tha mo chaoraich-sa ag éisd-
eachd ri m' ghuth, agus is aithne dhomh
28 iad, agus leanaidh iad mi: Agus bheir mi
a' bheatha mhaireannach dhoibh, agus cha
sgriosar iad am feasd, ni mò a spìonas
29 neach air bith as mo làimh iad. M'Athair
a thug dhomhsa iad, is mò e na na h-uile:
agus cha'n urrainn neach air bith an spìon-
30 adh á làimh m'Athar. Mise agus an
31 t-Athair, is aon sinn. Uime sin thog na
h-Iudhaich clachan a rìs chum a chlachadh
32 Fhreagair Iosa iad, Nochd mi dhuibh mòr-
an a dh'oibribh maithe o m'Athair; cia
do na h-oibribh sin air son am bheil sibh
33 ga m' chlachadh? Fhreagair na h-Iudh-
aich e, ag ràdh, Air son oibre maith cha
'n'eil sinn ga d' chlachadh; ach air son
toibheim, agus air son, air bhi dhuitse a' d'
dhuine, gu bheil thu deanamh Dé dhiot
34 féin. Fhreagair Iosa iad, Nach 'eil e
sgrìobhta ann bhur lagh-sa, Thubhairt mi,
Is dée sibh.

35 Ma thubhairt e Dée riusan, dh'ionnsuidh
an robh focal dé, agus nach feudar an
36 sgriobtuir a bhriseadh; An abair sibh
ris-san, a naomhaich an t-Athair, agus a
chuir e chum an t-saoghail, Tha thu a'
labhairt toibheim; air son gu'n dubhairt
37 mi, Is mi Mac Dhé? Mur dean mi oibre
38 m'Athar, na creidibh mi. Ach ma ni.
ged nach creid sibh mise, creidibh na

